3 Fuidh nair' is masladh na leig neach
da ngna bheith feidhamh ort :
Achd naire gu raibh ar an dream
do ni gan adhbhar lochd.

4 Foillsidh do rodsa dhamh a Dhe :
ad shlighe teagaisg me.

5 Is treorigh me a tfirinn ghloin,
'sno theagasg dean a Dhe :
Oir stu is Tighearn' ann gu dearbh,
stu slainte dhamh do ghna,
Is ort ataim ag feithamh fos
le foighid mhoir gach la.

6 Cuimhnigh a Dhe do throcair chaomh
do chaoimhnas lan do ghradh :
O chian na ngcian do bhi siad ann,
san aimsir fad' on la.

7 Na cuimhnigh peacadh moige dhamh,
'sna lochda do rinn me :
A reir do throcair' cuimhnigh orm,
ar sgath do ghras a Dhe.

8 Is maith, 'sis direach Dia na ndul,
is ar an adhbhar od
Do dheanann se na peacaigh thruagh
a theagasg ann san rod.

9 Na daoine ciuin' treoraighionn se
a mbreithamhnas gu ceart :
'Sna daoine mine teagaisgigh,
na shlighe Dia na mfeart.
10 An trocair is an fhirinn re
fud sligh' ar Dia 'sgach ball ;
Don druing a chumas gealladh ris,
snach leig a theist ar chall.
11 Sgath taimmse logh mo pheacaidh Dhe
oir ta siad mor gan cheist.
12 Cia mfear sin ga bfuil eagal de ?
ar riogh sligh' stiobhraidh feast'.
13 A nseasgaireachd ni anam tamh,
'slen shliochd an tir gach tra.
14 Na daoine sin le neagal Dia
is acasin ata
Ni diomhair Dhia; is feuchaidh se
a chumbrant dhoibh gu glan.
15 San ris an Tighearn' Dia ata
mo shuilan ansgach am:
Arson gu spionaidh se mo chos
gu aithghearr' as an rib.
16 Pill chugam, is dean trocair orm :
am aonar taim fa dhrip.

17 Ta teinn mo chroidh ag dol a mead :
ſaor me o mamhghar geur.
18 Dhia feuch ar manſhocair,ſmo ſhao-
mo pheacaidh, logh gu ler. (t'hair,

19 Mo naimhde guinneach toir ſanear :
ro lionmhur ta ſiad ann,
Fuadh nimhneach agus mirunnach,
ta aca dhamh nach gann.
20 Dhia coimhed manam,'ſfurtaidh orm
na leig ſuidh naire me,
Mo dhocas uile leagais ort,
arſon gur tu mo righ.

21 Nois deanadh ionnracas is coir
mo dhion : ſmi feitheamh ort.
22 Dhia, fuaſgail ar cloinn Iſraheil,
O nuile amhghar ghoirt.

## SALM XXVI.

TAbhair orm breth, a Dhia na ndul,
am neamhchiont ghluaiſis fein :
O rinn me dochas maith a Dia,
cho ſleamhnaidh uam mo chem.
2 Ceaſnaidh is ſidir miſ', a Dhe,
mo chroidh is mairne ceart.

3 Mo shuilan ar do chaoimhnas graidh:
ad tshirinn gluaisis leat. (shuigh'
4 Le cuideachd diomhaoin riamh nior
nior shiobhlas le luchd saoibh.
5 Is beag orm comhluadar an uilc:
cho suigham les na baod~haibh.
6 An neamchchiont glanidh me molamh
is cuartig~hiom taltair 'Dhe:
7 Gu foillsin le guth molidh ard
do mhirbhuilte gu ler.

8 Comhnuidh do theachs' is ionmhuin
a Thighearn' is a Dhe, (leam
Gna aite bunaidh tonarach
is leam ro-ionmhuinre.
9 Le peacachaibh luchd deant' an uilc
na cruinidh manam bochd,
Na cuir mo bheath na ngcuideachd sud
ta fuileachdach gu lochd.

10 Ga sbuil an donas mor na nglaic,
lan briban an lamh dheas.
11 Achd gluaisam an mo neamhchiort
'led throcair saorsa mis'. (fein,
12 Na seasamh 'ta mo chos gu beachd
ar ionad comhrad re: Is

Is ann a ngcoimhthionol na naomh
beannaidbam thus a Dhe.

## SALM XXVII.

SE Dia mo sholas, is mo shlaint,
cia chuireas eagal orm?
Se neart mo bheatha Dia na ndul,
cia chuirios faitchios fum?
2 Mo naimhde, measgairde luchd uilc
tra thanig orm gu bras,
Gu gionach dithe mfheola suas;
fuair tuisleadh, thuit gu cas.
3 Sluadh nambad ge, do theildeadh me,
ni heagal le mo chroidh':
Da neirgheadh cogadh madhaidh fos,
as so mo bhun do ni.
4 Aon ni do mhiannaidh me o Dhia,
gu minic iarram é:
Do bheith am chomhnuidh feadh mo la
an tigh 'san aros de:
Gu bhaicinn is gu bhfionnain fos
aill agus maise de,
Da fhiosrachadh 'sa dfhaghail sgeul
na thampull naomhtha fein:
5 Oi

5 Oir ni ſe mſolach nam na hairc,
na phubul dileas reidh:
Na phailluinn dhiomhair mſolach fos
ar charraig ſocrionn me.

6 Oſcion mo naimhde ta ſam chuairt
nois togbhar ſuas mo cheann :
Glan iobairt aoibhnais uime ſin
ad phubul bheirthar leam ;
Is ſinnidh me gu togarach,
ſeadh, canam fos gu binn
Ceol agus moladh ard do Dhia
ar feadh mo re ſmo linn.

7 Le guth mo bheil tra ebham riot
tabhair eiſteachd damh a Dhe :
Le iochd dean trocair orm is foir,
gu graſmhur freagair me,
8 Iarr maghaidh, nuair a dubhras riom;
a dubhairt manam leat,
Taghaidh agus do ghnuis a Dhe
ſin iarram fein gu hait.
9 Na folaidh uam do ghnuis a feirg ;
na dibair toglach fein :
Stu chuidigh leam a Dhe mo ſhlaint,
na fagſa me ſna treig.

10 Tra threigas m'athair me gu tur,
'ſmo mhathair fos faraon;
An ſin do ni an Tighearn' Dia
mo thogbhail ſuas gu caoin.

11 Dhia teaguiſg dhamh do ſhlighe fein:
is treoridh miſ a Dhe
Fa chuis mo naimhde mirunnach
ar caſan direach re.
12 Do mhirunn meaſcairdeadh io gheur
na tabhair thairis damh:
Luchd fiaghnais bhreig adeirigh riom
is dream a bhrucas nimh.

13 Reachadh mo mheiſneach uil'ar gcul,
mun' gcreidinn maithas De,
Gu bfaicfuinn ſin a dtir na mbeo
Dom fhuaſgladh ann am fheim.
14 Fuirigh gu foighidneach re Dia,
glac chugad miſneach mhor,
Is bheir ſe ſpionadh chroidhe dhuit,
fuirigh re Dia na gloir'.

SALM XXVIII.

A Dhia mo charraig ebham riot:
ad thoſt na biſe uaim;

Deagal

Deagal, le toſt, gur coſmhuil me
re daoinaibh dul ſa nuaigh.
2 Guth machoinnigh tra ebham riot,
eiſd riſe ſin a Dhe :
Tra thogbhas me mo lamhan ſuas
gud theampul naomhtha fein.
3 Le luchd an uilc ſna hegcorach
na tarraing me gu brath :
Len gcomharſan a labhras ſith,
achd olc na croidh' ata.
4 A reir a noibre, tabhair dhoibh,
do reir an ruinn chum lochd :
Is cuitigh riu droch-ghniomh an lamh
amhluidh mar thoill ſiad ort.
5 Do bhri nach tuig ſiad oibrigh Dhe,
no gniomh a laimhe fos,
Do ni ſe milleadh orr', is claoi,
'ſcho dean an togbhail ſuas.
6 Arſon guth machoinnigh gu deiſt,
mor-bheannaight' gu raibh Dia.
7 Do chuir mo chroidh a dhochas ann,
ſe Dia mo neart 'ſmo ſgiath,
Ataim ag faghail cuidigh uaidh ;
mar ſin a ndochas, ait

10 Tra threigas m'athair me gu tur,
'ſmo mhathair fos faraon;
An ſin do ni an Tighearn' Dia
mo thogbhail ſuas gu caoin.

11 Dhia teaguiſg dhamh do ſhlighe fein:
is treoridh miſ a Dhe
Fa chuis mo naimhde mirunnach
ar caſan direach re.

12 Do mhirunn meaſcairdeadh 1o gheur
na tabhair thairis damh:
Luchd fiaghnais bhreig adeirigh riom
is dream a bhrucas nimh.

13 Reachadh mo mheiſneach uil'ar gcul,
mun' gcreidinn maithas De,
Gu bfaicfuinn ſin a dtir na mbeo
Dom thuaſgladh ann am theim.

14 Fuirigh gu foighidneach re Dia,
glac chugad miſneach mhor,
Is bheir ſe ſpionadh chroidhe dhuit,
fuirigh re Dia na gloir'.

SALM XXVIII.

A Dhia mo charraig ebham riot:
ad thoſt na biſe uaim;

Deagal

Deagal, le tost, gur cosmhuil me
re daoinaibh dul sa nuaigh.
2 Guth machoinnigh tra ebham riot,
eisd rise sin a Dhe :
Tra thogbhas me mo lamhan suas
gud theampul naomhtha fein.
3 Le luchd an uilc sna he gcorach
na tarraing me gu brath :
Len gcomharsan a labhras sith,
achd olc na croidh' ata.
4 A reir a noibre, tabhair dhoibh,
do reir an ruinn chum lochd :
Is cuitigh riu droch-ghniomh an lamh
amhluidh mar thoill siad ort.
5 Do bhri nach tuig siad oibrigh Dhe,
no gniomh a laimhe fos,
Do ni se milleadh orr', is claoi,
'scho dean an togbhail suas.
6 Arson guth machoinnigh gu deist,
mor-bheannaight' gu raibh Dia.
7 Do chuir mo chroidh a dhochas ann,
se Dia mo neart 'smo sgiath,
Ataim ag faghail cuidigh uaidh :
mar sin a ndochas, ait

Ata mo chroidh' ; 'ſſe moran binn
ſior-mholaim' é gu pailt.
8 Se Dia is neart, 'ſis treiſe dhoibh,
oir ta ſe fein gu deas
Na neart, 'ſna ſpionadh ſlanaigh dlu
don tí do ungadh leis.

9 Dhia furtigh ar do phobul caomh,
is beannaigh toighreachd fein,
Doibh tabhair beath' is teachd an dtír,
tog iad a bfeaſt' a Dhe.

## SALM XXIX.

THugaibh a laochraibh laidir thrén,
don Tighearna na mleart,
Thugaibh don Tighearn' ſid ſaraon
gloir, urram, agus neart.
2 An ghloir is cubhaidh fos da ainm,
ſin tugaibh don Dia thren:
Doh Tighearn' ſléachdaibh mar an
a maiſ' a naomhachd fein. (gceudn'

3 Ta guth Dhe ar na huiſgeacha:
is fos, ni Dia na gloir
Ard-thoirneanach, is ſuighidh ſe
ar uiſgig haibh laidir mor:

4 Ta guth an Tighearna gu beachd
mor-chumhachdach is treun:
Ta guth an Tighearna faraon
lan morrdhalachd ann fein.

5 An Tighearn' brisidh se len ghuth
na Cedair ata fas:
Is brisear Cedair Lebanoin
le ghuthsan ag a chruas.

6 Do bheir sud orra léim gu clist
amhluidh mar ghamhuin bo:
Sliabh Sirion is Lebanon
mar bhuabhal mearrgant' óg.

7 Sgoiltigh guth Dhia na dealanaigh.
8 An fasach crothann se,
Is dirbhtheach Chadeis mar an gceudn'
se Dia a chrathas é.

9 Do beir guth Dhia ar aidhaibh allt'
grad sgarthachdin ren laodh;
Is lomaidh sud na coillte dlu
ag ruscadh barr na ngcraobh:

Is ann na theampull naomha fein
cuiridh a ngceill gach neach
A ghloirsin, mar is dligheach dho
ag iomradh uirr' fa seach.

10 Ta Dia na chomhnaidh ar an tuil:
mar righ na shuigh a mseast';
11 Do bheir se neart da phobull fein,
sonas is sith gan cheist.

## SALM XXX.

DHia airdim thu, O thogbhas me,
gair' mealcar' nach dr inn diom.
2 A Dhia mo Thighearn' ghlaodhais rioc
is dfurtaigh orm gu dian.
3 Do thogbhadh manam leats'a Dhe
glan as an uaigh anios:
Is choimhdais me gu sabhailt' beo
don tsloc nach rachuinn sios.
4 Don Tighearn' ard gu ceolmhar binn
sinnibh a naomh-shluagh fein,
Re cuimhniug hadh ar a naomhachdsin
sgaoilaibh a chlu a ngcein.
5 Ni mó no mionoid bheag na huair'
a mhaireas corridh dho:
Tra feasgair ge gu raibh ann bron,
chluint' aoibhnas teachd an lo.
6 Am shocair dubhairt me mar so,
ni ghluaisfar mise feast.

Led throcair thug tu ar mo chnoc
gu daingean suas gur sheas :
Do ghnuis tra fholaig has orm a Dhe,
chuir sin gu trioblóid me.
Dhia, riot do ghlaodh ; is rinn re Dia
mo ghearan is mo chaoi.
Creud é an tairbh' am fhuilse ata,
tareís mo chur san uaigh ?
An molfar thusa leis an uir ?
an toir ar tfhirinn luadh ?
10 Eisd riom anois a Dhia na ndul,
dean trocair orm, is gras :
Is bís' a Dhe 'tfear cuidigh leam,
tra tharlas dhamh bheith nsás.
11 Mo bhrón gu dambsa chaochlais damh
Is médach saic, a chean',
Do sgaoilais diom, is chriosruis me
le haoibhnas, gair, is gean :
12 Mo ghloir gu sinnadh dhuitse clu,
gan idir bheith na tost :
Mo Thighearna Dhia do bheiram dhuit
mor-bhuidheachas a mseast.

A Sads a Dhe do dheanam bun
fuidh nair na leg me mfeast :
Dean fuasgladh dhamh ad tionracas
o thriobloid is o cheist.
2 Do chluas dom ionnsaidh crom a nuas,
is furtigh orm gu dián :
Do charrig tuinigh bise dhamh,
tigh teatmuinn chum mo dhion.
3 Oir stu is carrig dhi'leas damh,
mo dhaingneach laider tren,
Sgath tainmse treoridh me gu ceart,
gam stiobhradh ar gach cem.
4 Saor as an rib a dfoligh siad,
buain mis' amach a Dhe :
Arson gur tus' an ti amhain
is culaidh neart damh fein.
5 Ad laimh se amhain a Dhia na ndul
mo spiorad tiomnam suas :
A Dhia na firinn is mo thriath,
stu dhfuasgil ar mo chruas.
6 Is fuadh leam iad do bheir fa near
na breuga dimhaoineach :
Mo dhochas ann an Dia na ngras
chuir me gu muinghineach.

7 Ad throcair bím gu haoibhneach ait
oir thug tu Dhe fanear
Mo thriobloid; 'sm'anam ann an teinn
do bhi tu fiosrach air.
8 Nior dhearna leat mo dhruidadh suas
an laimh an namhuid threun;
An áite farsinn shocridh tu
mo chosan is mo chem.

9 O taim an ndtribloid is an teinn,
Dhia saorsa me gu cas;
Mo shuile, m'anam, is mo bhrú
le bron ar seargadh as.
10 Mo bheach ar caitheamh ta le bron,
'smo bhliadhna fos le caoi:
Do bhri mo lochd chuaidh as dom neart
mo chnamhan ar an gclaoi.

11 Mar adhbhar fanoid bheitham fos
do measgcardaibh gu leir,
Gu hairidh do mo choimhearsnach
mar mhasladh bheitham fein,
Is do luchd meoluis fos ataim
am uamhunn grann gan sgaid:
Gach neach do chi me ar an tsraid
ag teichadh uam amach.

12 Mar

12 Mar dhuine marbh ar dol a cuimhn
mar shoighеach briste me.
13 Oir chualas toibhеim moran daoin
eagal gach taobh do bhi,
Manam (ag cruinniug'hadh dhoibh
do bhreathnighdar a sgrios. [chei
14 Achd dhiotsʼ a Dhe do rinn me bu
is tu mo Dhia raidh mis.

15 Ta maimsiridh ad laimhsʼ, a Dhe,
orm furtigh agus foir
O laimh mo naimhde is on dream
ta leanmhuin orm an dtoir.
16 Do ghnuis is taghaidhdhealruig'hea
ar toglach dileas fein: (
Ar sga do ghrasa chartanigh
mo shaoradh dean gu treun.

17 Na leig fuidh naire mhaslaidh me,
oir Dhia do ghairmas ort:
Biodh nair' ar uile luchd an uilc
san uaigh gu raibh na ndtost.
18 Cuir beul na mbreug a Dhe na ndta
labhras gu hardanach,
Naghaidh an fhirein spreigadh cruai
a gu spideoil tailgaiseach.

19 Ga mhead do mhaith do thaisg tu
dar eagal tu, faraon, (dhiobh
'S do rinn tu do na dhearbas riot
a fiaghnais clann na ndaoin'!
20 O ailghios daoine ni tu ndion,
fuidh dhimhaireachd do ghnuis';
'Sa mpailuinn fos o stirbh na nteangc',
ni didean dhoibh na ngcuis.

21 Dia gu ma beannaigh é gu brath:
oir dfoillsigh se dhamh fein
A chaoimhnas cairdeoil iongadach,
an gcathair laidir threin.
22 Am dheibhthar dubhras, scaith t'
o bheachd do shul amach: (ataim
Achd chualais nuair do ghlaodh me riot
guth m'asluidh ghearanaigh.

23 Nios graidhaibh Dia a naoimh arsad:
oir Dia don trebhdhireach
Do ni se dion, is diol gu pails'
don uabhar ailghiosach.
24 Sibhse' do rinn a Dia na ngras
lan-bharantas gan di,
Bibh misneachoil is tulchuiseach,
is neartuigh se bhur croidh'.

BEannaigh an dhuine sin a dfuair
na pheacadh maitheamhnas,
Is fuair le trocair folach air
a chiont is easaontas.
2 Beannaigh an duine sin, na lochd
nach agair Dia na nslogh
Is ann na spiorad fos nach bfuil
claon-chealgaireachd no go.

3 Ag fantin damh gu fad am thamh,
luigh ar mo chnamhaibh aois:
Gach la mar sin do bhi mo chor
le dol dom bhuireadh suas.
4 Oir orm do bhi do lamh gu trom,
re feadh gach oidhche is la:
Mo bhri gu tart an tsambrigh theth
ar atharachadh ata.

5 Lan-fhoillsigh me mo pheacadh dhui
nior cheilas maingidhachd:
A dubhrais, aidfuim sin do Dhia,
is mhaith tu crom mo lochd:
6 So fáth mis a nguidheann nior gach naom
an am an fuighar thu:
Gu deimhin tuil' sa nuisgach mor'
cho rig siad ar gu dlu.

20 Ar nanam feichaidh fear ar Dhia,
ag neart 's ar sgia gach lo.
21 Oir innsin ni ar gcroidh a stigh,
úrghairdeachas againdi
Oir ann na ainm ro uasal naomh,
ar munighin do bhi.

22 Do throcair gu raibh oirn' gu caomh,
a Thighearna gach la:
Da reir mar chuir sin ionnad fein
ar dochas treun do gnà.

SALM XXXIV.

IEhobha beannaigham gu hard
gach aimsir is gach tra:
A chlu 's a mholadh ann mo bheul
gu hiomraiteach do gnà.
2 Is ann san Tighearn' laider treun
ni manam uaill, a chlear,
Tra chluinnfid sud na daoine seimh
biodh aoibhneas orr' is gean.

3 Mormholaibh leamsa Dia na neart,
ainm airdaighmoid le cheil':
4 Do iarras Dia, chual e, is bhuain
me as gach gabhadh geur.

5 Damh-

5 Dambric siad ar, is dhealbrigh iad:
is nior ghabh naire a ngruaigh.
6 Do Ghlaodh an bochd, is deist risDia,
is dfuasgail as gach truaigh.
7 Ta Aingeal De ag suighug'hadh camp'
ma luchd a eagail fein
Dan bhfuasgladh is da ndtearrigin
on dtrioblbloidaibh gu ler.
8 O blaisaibh agus faiccaibh so,
gur maith 'sguir milis Dia:
An fear sin bheannaigh é gu beachd
a dhearbas as an triath.
Fior-eagal De biodh oraibh a naoimhs-
oir uireasbhuidh no di
Ni bfuil ar a luchd eagailsin,
fior chrabhadh dho do ni.
10 Bi uireasbhuidh ar na leoghan og,
is ocras mor gu seth;
chd ar an droing a dhiarras Dia
ni ceilar ean ni maith.
Tigaibh a chlann, is eistigh riom:
dhaoibh muinfam eagal De. (bheith beo
Cia ghiradhbig' heat laith, 'sler baill
chum maith gu bfhaicadh se?

 13 Coimhed

13 Coimhed do theanga ſein on olc,
o labhra ceilg do bheul.
14 Seachain an tolc, is dean an maith,
iarr ſithchaint 'ſlean gu geur.
15 Ta ſuile De ar firenaibh,
'ſa chluaſa fos re nglaodh.
16 Ta adhaidh ar drochdhaoin' a ſgrios,
a tir a ngcuimhne bhaodh.
17 Do ghlaodh na firenidh re Dia
is deiſt ſe riu gu grad
Thug furtachd agus fuaſgladh dhoibh
on amhgharaibh arſad.
18 Do druing ſin ga bfuil croidhe bruis'
is dlu dhoibh Dia gan cheiſt:
Do ni ſe furtachd fos don dream
ga bfuil an ſpiorad briſt.
19 Is lionmhuir trioblóid agus cean
thig ar an fhiren choir;
Achd aſt arſad ni Dia na ngcas
an teaſargain ſa dheoigh.
20 A chnamhan coimhduidh ſe gu leir:
ni bfuil a naoin diobh briſt'.
21 Achd marbhaidh olc an duine glaoi,
is claoithar é gan cheiſt.

Is

Is luchd an fhormaid, bheiras fuath
do dhaonaibh coir is ceart,
Mór-chionnach fagar iad na nlochd
dimbiſtar iad gu beachd.

22 Anam a ſhearbhantadh gu ler,
ſar ſhuaſglidh Dia gach am:
Ni mhiltear feaſt eun neach diobh ſud
do chuiras dochas ann.

## SALM XXXV.

TAgair a Dhia re luchd mo ſtribh;
cuir trod ar luchd mo chath.

2 Glac fein do thargoid, is do ſgiath,
érigh, dean congnamh maith.

3 Nochd fos do lann, 'ſar luchd mo thóir,
an bealach druid gu teann:
Re manam abair Dhe mar ſo,
is me do chongnamh ann.

4 Trom nair 'is maſladh gu raibh dhoibh
ta 'giarraidh manam bochd:
Is tilladh ſiad le hamhluadh geur,
ta ſmuaintiug͂hadh chugam lochd.

5 Mar mhuilſnen edtrom dol le gaoi,
iad ruaigadh Angil De.

'S an dream do chug dhamh fuadh gan (chuis
doibh caogadh iúl na biom,
20 Oir ar an ſith ni hiomraighenn ſiad:
achd cumadh aſinnleachd
Ar dhaoinaibh ſemhach ciuin na tir',
ga mbuaidhreadh le haniochd.
21 Gu ſairſing dfoſgil ſiad a mbeul,
aha, a deir ſiad chean;
Do chi a nois ar ſuil amni
budh mhiannach lin, 'ſhudh ghean.
22 Achd chunnaic thuſa ſo a Dhia,
na biſ' ad thoſt' a nois:
A Dhe na bioſa fada uam
ós agad fein ta fios.
23 Tog ort, is moſgil chum mo cheart
arſon mo chuis a righ.
24 Do reir do chearrais Dhe dean breith,
is doibh nior baoibhnas me.
25 Na ngeroidh na habruidh ſiad riu fein,
aha ſe ſud ar miann
Is na raibh ac' a choidhche ſe radh,
do ſhluig, ſinn é gu dian.
26 Biodh orra nair', is tairnear iad
gu hamhluadh mor gu ler.

Ata gu fuilbhir is gu hait
re faicsion mamhghair gheit:
Is biodh siad ar a nsceadachadh
le masladh is le nair
Ta 'g iarraidh urram mor dhoibh fein
am adhaidh; adhbhar gair.
27 Biodh aoibhnas oir is gairdeachas
ta seasamh le mo choir:
Is abradh siad do ghna gun cheilt'
gu raibh Jehobha mor,
Ga bfuil deaghthoil do shonas buan
a shearbhant 'fein do ghna.
28 Oir 'sar do chearcas thig mo theang'
is ar do glugach tra.

SALM XXXVI.

DEir asaontas an drochdhuin' so,
am chroidh is ann mo chliabh,
Fior eagal De sa chom hair a shul'
ni bfuil, is ni raibh riamh.
2 Do fein do ni se prional breig
da reir mar thaichas ris
Choich gus an faighar much a lochd
mar adhbhar fuadh da sgrios.

3 Fior chluaintaiseachd is eugcoir mhor
fiad briathra bheil gu tric:
Do sguir se fos O dheanamh maith
is leig se dhe bhith glic.

4 Aimhleas na leabaidh ta se dealbh,
'san tslighe nach bfuil maith
Ga shuighughadh sga shocrughadh fein:
ni hoilltoill leis beart shaith.

5 Do throcair ta sna neamhaibh shuas,
a Thighearna is a Dhe:
Gu rig na neoill is aird na nispeir
do rigionn thirinn re.

6 Do cheartas mar na sleibhtaibh ard
do bhreith na doimhneachd mhoir:
Ar duin' is ainmhidh fos a Dhe
ni furtachd agus foir.

7 O Dhia, is prisoil onarach
do chaoimhnas grad hach caoin:
Fuidh sgail do sgei do ni mar sin
lan dochas clann na ndaoin.

8 Le saill do theachs is tarbh phailt
sasighear iad gu mor,
As tobhar na lan do sholasaibh
deoch-bheir tu dhoibh fen ol.

9 Tobar na beatha ta gu dearbh
agadſ'a Dhia na ndul :
Is ann do ſhholas dealrach glan
do chi ſin ſolas ſúil.
10 Mairſeadh do chaoimhnas graidh a
don dream chuir eolas ort : (Dhe
Is buanaigh tionnracas faraon
do luchd an chroidhe cheart.
11 Na leig do chois an ardain bhairb
a maghaidh teachd a Dhe,
Is lamh an drochdhuin' aingidh fos
gu brath na tulgadh me.
12 An ſin do thuit luchd deant' an uilc,
is ſios do leagadh iad :
Ag diodhbhail ſpoinnaidh agus lodh
erigh niſmo cho nſhed.

## SALM XXXVII.

LAſan no campar na biodh ort
ſa dhaoinaibh aingidh olc,
Is na gabh formad ris an dream
do bhios ag deanamh lochd.
2 Oir amhluidh mar is dual don fheur,
glan-ſgathar iad gu grad ;

Is amhluidh mar na lusaibh mao
crion-fheargidh iad ar fad.
3 Cuirse do dhochas ann an Dia,
is bi re deanamh maith,
Mar sin sior áitigh tu an tir
is gheibh da riribh beach.
4 Gabh tlachd dhuit fein an Dia na ngras
is bheir dhuit ruhn do chroidh,
5 Do shlighthe tabhair suas do Dhia
earb ris, is bheir gu crich.
6 Is bheir se mach do choir 'sdo cheart
mar sholas deallrach glan,
Is amluidh mar ard mheaghon laoi
do chomhthrom re gach am.
7 Gu sambach fan re Dia na ndul
is feith gu foighidneach leis:
An ti dar neirigh soirbhas sligh,
na gabhsa formad ris;
Fa chuis an fhir do bheir gu buil
a dhrochbheart intleachdach.
8 Leig corridh dhiot, treig fearg, chum
na bios a frimileach.
9 Oir drochdhaoin' is luchd deant an uile
glan sgathar iad gu ler:
Achd

Achd lion ga bfuil an ſuil re Dia
buan mhealigh ſiad an tir.
10 Oir fech gu ſoile re huaire big'
'ſan drochd-huin ni bhi ann
'Sna ionad ſos ma bheir ſa near
cho bhi e fein no chlann.
11 Achd mealaidh daoine ſeimh' aimſeaſt'
an tir 'ſan talamh ti:
Lan toilachadh do gheibh ſaraon,
An lionmhuireachd na ſith.
12 Ta drochdhuin cumadh lochd don
is caſadh fhiacla ris. (tſaoi,
13 Ni Dia ar ſanoid, os dó 'ſler
gur dlu air la a ſgrios.
14 Na haingidh nochdfuidh ſiad an lann,
ag cur a mbogh' ar ghleus,
A leagadh aimbeartach is bochd
'ſa mharbhadh luchd deaghbheus.
15 A ngcloidhamh theid na ngcroidhe
theid ar an mbogha claoi. (fein,
16 'Sfearr beagan aig an duine choir
no ſaibhras mor na ndaoi.
17 Oir gardein luchd na haingidhachd
mionbhriſar iad da ngcruas:

Achd

Achd daoine coir is firenidh
ni Dia an conbhail suas.
18 Ar aimsiraibh na mfireantadh
is fiosrach Dia gan cheist:
An oighreachd is a mbunadh fos
doibh 'imarthanach a seast'.
19 Cho chuirear iad gu ruighadh gruaidh
san aimsir ghabhuidh olc:
Oir gheibhadar an sa gu leor
an laithaibh gann is gort'.
20 Achd sgriossar drochdhaoin', naimhde
do bhid mar shaill na nuan: (De
Lan-mhiltear iad, is theid dhoibh as,
mar dheatach nach bfuil buan.
21 An iasachd gabhaidh daoine daoi
'scho diol aris ar ais:
An firen ta se trocaireach,
is nidar pailtas leis.
22 Oir meadia fuair a bheannachdsan,
'fior-mheasidh siad an tir:
'San dream do gheibh a mhollachd san
lomsgriossar iad gu ler.
23 Ta Dia ag stiobhradh ceimana
an duine naomhtha choir:

Is ta se gabhail tlachd is toil
da shlighesan gu mor.
24 Dan dtarladh dho gu dtuitadh se,
cho tilgear uil' é sios :
Oir ta an Tighearn' le na laimh
ga chumail suas aris
25 Do bheith me og, 'Is nois an aois,
is riamh ni fhaca mi
Na dhibhrahan an duine coir,
no 'shliochd ag iarraidh bigh.
26 Sior-thruacant' é, is coinghiolach :
beannaigh a shliochd ata.
27 Seachain an tolc is dean an maith,
is comhnuidh gabh gu brath.
28 Is toigh le Dia ceart bhreitheamhnas,
a naoimh cho treigh e choidhch,
Sior choimhdar iad ; achd sgathar sios
droch-shliochd na ndaoine daoi.
29 Meallaidh na fireanaidh an tir,
is ni buanchomhnuidh innt'.
30 Thig beul an nfaoi ar gliocas glan,
an teang' ar comhthrom cinnt'.
31 Ta lagh a Dhiasan ann na chroidh,
cho sleamhnuidh naidh a chem.

32 Ta ndrochduin feitheamh ar an tsaoi,
da mbharbhadh is da theum.

33 Cho nfhag an Tighearn' e na laimh
do dheanamh air drochbheairt,
Ni fhagar ris e an a mbein,
tra chuirear e fuidh cheart.

34 Feich thus' ar Dhia, is gluais na rod,
is ardsuig bar leisin thu
An tir gu mealfais : is drochdhaion'
gan sgriosadh, chi do shuil.

35 An duine mallight chonnaic me
an neart, 'san inmhe mhoir :
Ga sgaoiladh-fein amach mar chraoibh
ag fas gu dosrach ur.

36 Achd chuaidh se thart ; is seuch, ni
diarr', is nior fuaras e. (raibh

37 Ambric is feuch gur sith is crioch
don duine dhireach reidh.

38 Achd sgriosfar luchd an easaontais,
is theid doibh as faraon :
Dimbiltar, agus sgathar sios
crioch dheighionnach drochd haoin'.

39 Achd furtachd fior na mfireantadh,
thig sin o Dhia na ndul :

Is ann ſan aimſir thriobloidigh,
ſe 'ſbarant ar ancul.

40 Thig treis is furtachd chuc O Dhia
le fuaſgladh ann deagh-am:
Iad ſaoridh ſe O dhaoinaibh olc
O chur ſiad muinghinn ann.

SALM. XXXVIII.

O Thighearn' ann do chorridh mhoir
na cronidh me gu garg,
Na dean mo ſmachdachadh gu geur
an uair a laſas t'fheargi.
2 Ata do fhoighde goineach geur
faithe ionnam gu ro theann
Is orm ata do lamh gu trom,
gam chonbhail ſios gach am.
3 Ni bfuil maoin ſlanachd am fheoil
ar ſon do chorrigh geir:
Am chnamhaibh ni bfuil tamh no fois
ar ſon mo pheacaidh fein.
4 Oir chuaidh mo pheacaidh os mo chionn:
taid orm na n'eire throm,
5 Mo chreuchdan ta ro lobhth 'is breun,
thrid maimideachd gan fhonn.
6 Ataim

6 Atáim gu craiteach eaſlan crom,
ag triall gach la le bron.
7 Mo leaſraidh lan do ghalar grann,
gan fhallanachd am ſheoil.
8 Taim lag is bruit'; ag bpiteagh fos
trid mishuaimhneas mo croidh'.
9 Ad fhiaghnais Dhe ta muile mhiann:
ni folight' ort mo chaoi.

10 Mo chroidh' ata ſior phloſcarnigh,
mo neart dhfhag me gu glan:
An draic' ro ſuilean geur mo ſhul
ſin agam fos nior fhan.
11 Ta luchd mo ghaoil 'ſmo chairdean
ag ſeaſamh fad'om bhéim (caomh
Mo choimharſain is luchd mo phairt
ag teitheadh uam a ngcein.
12 Sealgóraid luchd iarraidh manam
luchd iarridh m' uilc do ghna
Ag labhairt neiche aimhleaſach,
is dealbh na feill' gach la.
13 Achd miſe cheana mar bhobhar me
nach cluinnigh guth no ſgeul.
Is coſmhuil me re duine balbh
gan chomas folgladh beil.

14 Mar

14 Mar sin mar dhuine me nach gcluinn,
gan achmhasan na bheul.
15 Oir innis dhiotsa bun a Dhe,
Dhia freagair thus' amfheim.
16 Oir chum nach biodh sc' aoibhnas orm;
a dubhras, freagair me:
Is orm nach biodh siad maoiseachtach,
mo chos tra sgriosfas i.
17 Oir 'sdlu chum claoinigh me, 'smo
am fhiaghnais ta do ghna. (bhron
18 Mo lochd do innsam, sa mo chiont
mor aithmheul orm ata.
19 Achd mendsa ta na naimhde dhamh,
'sro bheathoil iad is tremn:
Is luchd mo mhiruinn egcorach
taid lionmhur mar an gceudn';
20 Siad sin is naimhde dhamh gu fior
luchd cuirigh maith le holc:
Arson gu bhuil me leanmhuin ar
an ni ta maith gan lochd.
21 Na treig me Thighearna mo Dhia,
na bisa uam a ngcein.
22 Dhia deibhrigh do mo chuideachadh
oa tu mo shlainte fein:

SALM.

A Dubhris, bheiram fein fa near
me shligh' o lochd mo theangc'
Coimhdam (ar bheith dondaoiam choi[illegible]
le srein mo bheul gu te ann.
2 Dhfhanis gu tostach balbh am thamh
on ni sin fein bu mhaith,
Mhosgail mo thrioblоid is mo bhron
ionnam gu mor a fligh.
3 Ar bheith dhamh smuaintingh tric m[illegible]
mo croidh do ghabh se teas,
Do las an tine: is mar so
lem theangidh labhair meis.
4 Toir fios a Dhe dhamh ar mo chric[illegible]
tomhas mo la creud e
Gu bfuighin eolas agus fios
ga hanmhuinn gearr mo re.
5 Feuch, rinn tu mar leud bois ma laith'
mar neamhni agad maois;
Gu dearbh gach duin' da theabhas fu[illegible]
'sni dimhaoin e gan toiris.
6 An samhlug hadh breig' ag siobhal [illegible]
gach duin' ata gu dearbh
San dimhaoinas gu deimhin fein
fnidh dhothach mor gan tarbh';

Ag torradh neich is cur lecheil'
mor-bhairtais ar gach doigh,
Gun fhios cia chruinnigheas iad mar
no mhealas iad fa dheoidh. (oighre,
7 Creud nios ren feitham fein a Dhe?
mo dhochas dhiot do nim.
8 Saor me O uile lochd; 'sna dean
ball masluigh an daoin' dhiom.

9 Do bhi me balbh gan fhosgladh beil,
os leatsa rinnadh é.
10 Tog dhiom do bhuill': le bem do laimh
gu tur do chlaoidhadh me.
11 Tra smachduighar duine leat ma lochd
theid as da shnuadh mar chnuimh:
Gu deimhin fein fhior-dhimhaoinas
gach uile dhuin' ar bhith.

12 Dhia eisd re muirnigh, is rem ghlaodh,
rem dheuraibh 'd tost na bi,
Oir coigreach agad is fear chuairt,
mar m' aithreach uile, mi.
13 Dhia coigil agus caomhain me,
gu fuighion neart is treoir:
Sol reachinn thart ag dol don eug
'snach bithinn ann ni smo.

DFheth me le foighid mhaith ar Dhia
chrom chugam, d'eist mo ghuth.
2 Do thug se a slochd uamhunn me
a clabar creadha tiugh.
Ar charrig chomhnurt chuir mo chos,
mo chem do shocraidh se.
3 Is oran nuadh do chuir am bheul
gurbe sud moladh Dhe.
4 Chi moran e, fuidh eagal bid,
is earbann siad a Dia.
4 Beannuight' an duine sin gu dearbh
ni dochas as an triath.
Tiachd ni bhfuil aige sin no toil,
de luchd an ardain mhoir:
No fos don druing do theid a thaobh
gu ceilg, le saobhadh gloir.
5 Is lionmhar toibridh iongadach,
a Thighearn' as a Dhe,
Do smuaintigh oirn an draice riots,
ni airfar iad gu re:
Da ngcuir sinn iad a ngceill gu mion,
no fos gu ninnsinn iad,
A naireamh reachadh thar mo neart,
ag lionmhuireachd is meud,

6 Ofrail

6 Ofrail ni miann no iobairt leat,
do fhoſgil tu mo chluas :
Lochd-iobairt agus iobairt loiſgbth'
nior iarras duit chur ſuas.
7 An ſin, a dubhairt miſe feuch
a nois ataim ag teachd
An rola leabhair ormſ' a chean'
ſud ſgriobhth' ata gu beachd.

8 Se ſud mo thlachd 'ſmo mhiann a Dhe
do thoil gu deanta leam :
Do reachd a chean' ata gu buan
am chroidh' a ſligh, 's am chom.
Ar tfirentachd ſa choinne mhoir
a Dhe do dhéanam ſgeul :
Oir feuch a Dhe mar 'ſaithnigh dhuit
nior choiſgis fein mo bheul.
10 Am chroidh' nior fholaighis tfiren-
achd tfirinn chuir me ngceill : (tachd,
Do ſhlaint, 'ſdo chaoimhnas caomh nior
tfhrinn on tſhluadh gu ler. (cheil,
11 Do throcair chaomh na cumſa uam
a Thighearna gu brath :
Do chaoimhnas gradhach, tfirinn fos
dom choimheud fein do ghna.

12 Is ni doth-airimh iad na huile
ta'g iathadh orm gach leth,
Mo pheacaidh ghlac siad me gu teann,
nach seall me suas gu seth:
Is lionmhuir' iad no folt mo chinn
is threig mo chroidhe me.

13 Dhia gu ma toil leat furtachd orm,
grad chuidigh leam a righ.

14 Biodh nair' is amhluadh dhoibh faraon
dom manam dhiarras claoi:
Ruaig orr' ar ais, is ruighadh gruaigh
ler bhaill mo chur gu di.

15 Gan aird gan aiteach gu raibh siad,
mar thuarasdal da nair',
A dubhairt riom gu fanoideach
Aha aha a gair'.

16 Aoibhnas is aigher do gach neach
gad iarraigh fein ata:
Is abradh siad ler dtaigh do shlaint,
Dia gu ma mor do ghna.

17 Achd mis' ge hainnis bochd ataim,
do smuaintighion orm an triath:
Mfhear cuidigh thu 'smo shlanuighoir,
maillis na dean a Dhia.

SALM

BEannaigh an duine bheir gu glic
fanear an duine bochd,
An uaire a thrioblóid is a theinn
bheir Dia e saor O lochd.
2 Ni Dia a dhion, 'sa chonbhail beo,
is beannaight e san tir:
Gu toil a naimhde miruonach
ni tiobhar e gu fior.

3 Ar leab' a thinnis iarganigh
bheir Dia dho neart is treoir:
A leaba nídh tu dho arsad
re ham a thinnis mhoir.
4 A dubhras d' unsa trocair orm
a Thighearn' is a Dhe:
Is leighis manam easlan bochd
oir taghaidh pheacaidh me.
5 Ta'n dream sin is fior naimhde dhamh,
'gra droch caint riom gu bras.
Ca huair a rachas e don eug,
is ainm do sgriosfar as?
6 Ma thig se mambrug labhridh se
caint dhimbaoineach gan chéill:
Ta chroidh' ag torradh nimh' dho fein,
'sa muigh do ni air sgeul.

7 Sior chogarſigh a ngcluais a cheil'
lochd mſuadh ataid gu leir:
Ag ſmuaintiugh agus cumadh lochd
am aghaidh taid gu geur.
8 Droch thinneas (deir ſiad) ta gu dlu
ag leanmhain ris ren bheo:
Nois ar bheith dho na luigh gu tinn
cho neirigh e ni ſmo.

9 An fear bu charaid dilas damh
re nearbinn gach ni baill,
Do chealaidh m' aran ar mo bhord,
am aghaidh thog ſe ſhail'.
10 Achd thuſ' a Dhe dean trocair orm,
is tog me ris an aird', (dhoibh,
Gu dtuginn comhdhail chuimſeach
is comain cheart gan chaird.

11 Trid ſo is fioſrach me gu beachd,
gur bionmhuin leatſa me:
Arſon nach dtug mo naimhde buaigh,
'ſnach tinnadh leo mo chlaoi.
12 Achd miſe chean', am ionnracas
'ſin fheaſmhas me do ghna:
Abhfiaghnais fos do ghnuiſ', a Dhe,
gam ſhocrachadh gu brath.

13 Jehobha

13 Jehobbha Dia cloinn Israheil,
beannaight' gu raibh se fein,
O aois gu haois gu suthain sior,
amen sin is amen.

## SALM XLII.

MAr thogras fiagh na Srothan uisg'
le buireadh ard gu geur,
Mar sin ta manam ploscartigh
ag ebhach riom' a Dhe.
2 Ta tart ar manam an geall ar Dhia,
san ar an Dia ta beo:
Ca huair na fhiaghnais thiucfas me,
is nochdar mise dho?
3 Gach la is oidhch', is iad mo dheoir
is cuibhrionn damh is biadh:
An nuair a deir siad riom do ghna
ca bhfhuil anois do Dhia?
4 Ta manam ar na dhortadh' mach,
sud chean' tra chuimhneas me;
Oir chuaidh me leis a chuideachd mhor
dol leo gu theampull De.
Do chuaidhas leo le gairdeachas
is moladh fos le cheil'

Is leis a chuideachd sin do bhi
ag coim hed laithe feil'.
5 O manam ! creud far leagadh thu ;
le dioghbhail misnigh fios ?
Is creud fa bhuil tu taobh stigh dhiom :
fa thriobloid is fa sgios ?

Cuir dochas daingean ann an Dia
oir fos do mholam é
Ar son an fhurtachd is na slaint'
thig dhamh O eudan re.
6 Thuit manam ionnam fios, a Dhe,
mar sin do chuimhnim ort,
O thalomh Iordain, Hermon ard,
O Misar fos an cnoc.

7 Le fuaimneach tfeadan uisg' a Dhe,
ta doimhn ar dhoimne gairm :
Do shumaineadh, sdo thonnan ard
dol tharam taid le toirm.
8 Ordachigh Dia da ghrasaibh dhamh
a chaoimhnas ann san lo :
San oich do ni me ceol is guidh'
re Dia do chum me beo.

9 Mo charraig creud far threigais me ?
re Dia a dein am fein :
Creud

Creud as fa bfuilam triall fa bhron,
bhri forneart measٔcar' treun ?
10 Mar lann am chnamhaibh, measٔcairde
toirt toibhem dhamh ata :
Tra deir siad riom gu fanoideach,
gu bfuil do Dhia ? gach la.
11 O manam, creud far leagadh thu,
le dioghbhail meisnigh sios ?
Is creud fa bfuil tu ionnam a stigh
fuidh aithmheul is fuidh sgios ?
Cuir dochas annan Dia gu seth :
do mholam é do ghna,
Oir se:is slainte do moghnuis,
is é mo Dhia gu brath.

SALM XLIII.

CUm comhthrom riom, is tagair fein
mo chuis, on fhineach olc :
On eugcorach 'so fhear na ceilg'
Dhe saoirse me on lochd.
2 Creud as far theilgas meise uait ?
'sgur tu mo Dhia 'smo threis ;
Ag forneart measٔcairdeadh, fo bhron
creud as far siobhlam nois.

3 Dhia, tfirinn is do fholas glan
leig chugam fud amach ; (naoimh,
Dam threorug'hadh chum do fhlighe
'smo thabhairt chum do theach.
4 Sin racham ionnfaidh altair Dhe,
an Dia fin m'aoibhnis mhoir ;
Ar clairfigh bhinn do mholam thu,
O Dhia, mo Dhia na gloir'.
5 O manam, creud far leagadh thu
le dioghbhail meifnigh fios ?
Is creud fa bfuil tu ionnam a ftigh,
fuidh aithmheul, is fuidh fgios ?
Cuir dochas ann an Dia gu feth :
fos molam e do ghna,
O'r fe is flainte do mo ghnuis,
'fgur he mo Dhia gu brath.

## SALM XLIV.

LEr gcluafaibh chualamairn a Dhe,
ar finnfir chuir a ngceill
Na gniomhartha do rinnadh leat,
fan aimfir fad on gcein.
2 Led laimh mar thilgais mach na floigh,
is chuir tu fud na náit' :

Mar

Mar rinnas ar a phobul claoi,
gan tilgail' fada uait.
3 Oir sealbh san tir ni fuaradar
len gcloidhaibh no len loinn,
Ni mo do rinn a ngairden fein
an dteisrigin na ndteinn : (buaigh,
Achd do lamh dheas thug dhoibhsin
do ghairden neartmhur treun,
Is solas glan do ghnuis, ar son
gu dtug tu toil dhoibh fein.
4 O stusa fein a Dhia na mfeart,
mo Tighearn' is mo righ :
Furtachd do Iacob ordaigh uait,
is fuasgail air gan di.
5 Sann trid do neartsa leagar sios
na huile is naimhde dhuinn :
Trid hainms' saltridh sinn gu lar
an drong do eirighis rinn.
6 Ni as mo bhogh' do ni me bun,
ni furtachd dhamh mo lann.
7 Achd stusa narigh luchd ar fuadh
o 'r naimhdaibh chuidigh linn.
8 Gach la mar sin sann ann an Dia
do nidar maolghadh linn :

Is tainmſe fos O ſhaoghal gu ſaoghal
ardmolidh ſinn gu binn.
9 Achd rinn tu nois ar dtilgail dhiot
is narigh thuſa ſinn:
Is mach ler narmoiltaibh 'ſar feachd
ni bfuilis dol far linn.
10 Gu teichadh chuir tu ſinn ar ais
on namhaid gheur ſan chath:
Is luchd ar miruinn taid dhoibh fein
ag deanamh creich is ſgath.
11 Mar chaoiraibh thug tu ſinn dar nith:
measg fineach ſgaoiladh ſinn.
12 Reic tu do phobull fein gan fhiach,
'ſnior mheudaigh maoin da gceann.
13 Toibhem dar gcoimhearſnaibh gu ler
gu truagh do rinnais din:
Is do gach neach a bfuil ma ngcuairt
ball ſporſ is magidh ſinn.
14 A meaſg na ngeintileach gu ler
gna-fhocall rinnis dinn:
'Sameaſg a phobul ans gach ait'
ſinn doibh nar gcrathadh cinn.
15 Ta mimdhbeargadh, 'ſmomhaſladh geur
am fhaghnais fein do ghna:
Le

Le nair' is ruighadh, folicht' fos
ata mo ghruaigh gach la.
16 Se sin mo chor thaobh guth an fhir
a chainas me gu holc
Is spreigas me: is thaobh an namh,
'san dioghaltich gu lochd.
17 Sud uile ge gu dtanig oirn;
nior dhearmaid sinne thu,
Ni rinn sinn breug no brisadh claon
'naghaidh do chumhnant' dhlu.
18 Nior aom, a riamh, ar gcroidhe uait
n'ar naigneadh choich' ar gcul
Od shlighse fos nior chlaon ar gcos,
nior chuaidh ar seachran cuil.
19 Is ge gu phronn tu sinn gu mion
an ionad dragun sios,
Is ge gu dfoligh thusa sinn
le sgail is dubhar bais.
20 Ma se gur leig sinn as ar gcuimhn'
ainm uasal ard ar Dia,
No'r lamhan gu Dia coimheach breig
ma shin sinn suas a riamh:
21 Nach rannsig'hadh Dia so fein amach?
oir aig' ata lan-fhios

Ar diombaireachd a chroidhe ſtigh
gach car atánn is cleas.

22 Oir ar do ſhonſa mbaibhar ſinn
ar ſud an la gu leir,
*Smar chaoiraibh ta ſinn ar ar meas
do chaſgairadh gu geur.

23 Moſgil, creud as far ngcodlann tu?
Dhia airigh as do ſhuain,
Gu brath na teilgſe ſinn amach,
na triallſa fada uain. (ghnuis?

24 Creud as fan bfholighionn tu do
creud as far dhearmaid thu
Ar namhghar, is ar negin mhor
ar iathadh orainn gu dlu?

25 Oir chrom ar nanam ſios gu lar,
re talamh theann ar bru.

26 Ad throcair erigh, cuidigh linn,
is furtigh oirn gu dlu.

## SALM XLV.

DEagh adhbhar orain naoimh is ciuil
ag deachdadh ta mo croidh:
Is labhram ar na neithibh ſin
do rinnais ſein man righ:

Mar

Mar pheann an laimh deagh-chlerigh-
do chuiris fios gu lua, (sgriobhth'
Is amhluidh sin ata mo theang
ar tonoir ard ag luadh.

2 Is maisigh thu no clann na ndaoin':
grás dhortadh ann do bheul :
Is ar an adhbhar sin a Dhia
lan-bheannighth' thu gach eal.

3 Deasigh do chloidhamh ar do leas
O chui' a ghaisgigh mhoir :
Led chumbachd is do mordhalachd,
le greaghnachas is gloir.

4 Bhrigh firinn, suarcais, agas ceart
marcigh gu buaghach ard,
Is neithe fuathmhur teagaisgidh
do dheaslamh dhuit 'sgach ait.

5 Rachaidh do shoide geur gu croidh
gach eascaraid an righ.
Thrid sin an pobul tuitaid fud,
is nidar leat a ngclaoi.

6 Gu suthain is gu siorraidh ta
do chathair ard a Dhe :
Slat suaitheantais do righachda mhoir'
is slat ro-chombthrom í.

7 O's ionmhuin leatsa coir is ceart,
is thug tu fuadh don olc
Chuir Dia do Dhias' ol' aoibhnais ait'
oscionn do sheisadh ort.

8 Don Alos, Mhir, is Cassiha
O teudach boladh theid :
Leo sud do chuir siad aoibhnas ort
od luchairt geal mar dhead.

9 Ameasg do bhantrachd onorach
ta inghinean nan righ :
'San or na hophir ar do dheis
do bhannrighs' seasaidh si.

10 A inghean eisd is ambric fos,
is cromsa' sios do chluas :
Tigh tathar is do mhuintir fein
na cuimhnigh as so suas.

11 Gabhaidh mar sin an righ lan-toil
dod aille thlachdmhuir fein :
O se do Thighearn' is do thriath
tabhair urram dho is geill.

12 Thig Inghean Thiruis ort gu tric
le tiodhlacadh is gift',
Sna daoine saibhre tá na measg
ag asladh gras is iochd.

13 Inghean

13 Inghean an righ gu dearbh a ſtigh
ta uile lan do ghloir :
Ta culigh eudigh impe ſos
ar oibrachadh le hor.

14 Ann mbrot do dhobair ghreis le ſna-
do thig ſi gus an righ : (chaid
Thig chugad luchd a coimheideachd
'ſa moighdiona na diaigh.

15 Bheirthar gu cuirt an righ a ſteach
le haoibhnas ait gan di.

16 Arſon do ſhinnſear bi do chlann
na mprionnſaibh os gach tir.

17 Tainm gloirmhar do gach linn a thig,
ar chuimhne cuiridh me :
Mar ſin do bheir an pobul duit
ardmholadh feadh gach re.

## SALM XLVI.

SE Dia is tearmunn duinn gu beachd,
ar ſpionnadh e 'ſar treis :
An aimſir carroid agus teinn'
ar cabhar e ro dheas.

2 Mar ſin da ngluaiſt' an talamh trom,
ni hadhbhar eagaill linn:

Da

Da ndtilgte fos na fleibhte mor'
a mbuilſgen fairrg' is tuinn'.

3 Na huiſgeachan le béacaidh bhuirb
da rachaid thar a cheil' :
Le nataireachd da mbiodh ar crith
na beanntaidh ard gu ler.

4 Ta abhann ann, nídh cathair Dhia,
le ſrothaibh ſeimh, ro ait :
Fior áite naomh an ti is aird'
an bfuil ſior-chomhnuidh aig'.

5 Ta Dia na mheadhon int' a ſtigh :
mar ſin ni ghluaiſſar í,
Oir cuidiug'hadh agus congnamh le
ſe Dia gu much do ni.

6 Do ghabh na geintligh geilt', is ghluais
na righachda gu cas :
Ar chur do Dhia a ghuth amach
do leagh an talamh as.

7 Ta Dia na nſluagh far lin do ghna,
Dia Iacob tearmunn duinn.

8 Thigaibh, is feuchaibh oibridh De,
gach ſgrios ar talmhain rinn.

9 Gu hiomall fos an domhain thoir
an cogadh ni ſe choſg :

An

An bogh' do bhris, an tsleagh do ghear
an coits' le teine loisg.
10 Bith samhach 'stuigabh gur me Dia,
a measg na nsluagh gu leir
Ardighear me, gu mor ar feadh
gach talamh is gach tir.
11 Ta Dia na nsluagh ag cuidiughadh linn
sa ngcomhnuidh ar ar gcrann:
Se Dia ud Iacob 's tearmunn duinn
dar furtachd ans gach am.

## SALM XLVII.

A Phobul is a shluagh gu ler,
ar basa buail gan chaird:
Le guth 'sle gairdeachas do Dhia
suas togaibh iolach ard.
2 An Dia ro ard is uathmhunn é,
righ mor oscionn gach tir.
3 An pobull cuiridh se far smachd,
far gcois na sloigh gu ler.
4 Mordhachd Iacob da ndtug se gradh
mar oighreachd duinn do thagh.
5 Legárthaibh buadh' do chuaidh se n aird'
le trompait is morbhladh.

6 Sinnaibh

6 Sinnaibh do Dhia ſinn moladh : ſin
don righ, ſinn moladh binn.
7 Os righ Dia mor oſcionn gach tir
ſinn do gu heolach grinn.

8 Tá Dia na ſhuigh na chathair naomh
ſe's righ ar ſinaibh ann.
9 Prionnſaidh na nſluagh do chruinnig
pobull De Abraham : (ſin
Arſon gur le Jehobha amhain
ſgia didin do gach tir :
Se feinis aird' 'ſ is urramigh
'ſdo dhlighear moladh fior.

## SALM XLVIII.

IS mor Jehobha Dia na mſeart,
a ngcathair aird ar Dia
Is ar ſliabh ard a naombthachd fein,
ionmholta choidhch' an triath.
2 Beinn Shion breagha ag ſuighughadh
aoibhnas gach talmhunn í, (ſnuadh
Is annda choir an taobh ma thua
ta cathair an ard-righ.

3 So-aithnigh Dia na baidealaibh,
mar thearmunn doibh an airc.

4 Oi

Oir feuch tra bhi na riogbridh cruinn,
le cheil' do ghabh ſiad thart.
Mar chunnaic ſud ghabh iongnadh iad,
le cabhaig deibhthrigh as.
Ghlac eagal iadſin, agus pian,
mar mhnaoi re ſaothair gu cas.

Cabhlach Tharſais le gao an ear
mionbhriſear leat gu luath.
Mar chual' is amhluidh chunnaic ſinn
a mbaile righ na nſluagh,
mbaile ar Dia ; ſe Dia gu brath
ni daingionn e le neart.
Ad theampull ar do chaoimhnas cao-
Dhia ſmuaintigh ſinn gu ceart. (imh

10 Mar thainm is amhluidh ſin do chlu,
gu crich na talmhunn ti :
11 Do dheaſlamh lan do ſhireuntachd
Dhia anns gach beart do nidh:
Beinn Shioin gu ma haoibhin í,
is inghean Iuda ait :
Arſon do bhreithamhnais a Dhe
lan-chomhthrom agus ceart.

12 Siobhlaibh ma ſhimchioll Shioin
is cuairtaighaibh e ma raon: (naomh

Airimhaibh a bhaideala gu dlu
ſa thuraite gach aon.
13 Thugaibh ſanear a bhathoin bhreagh
ſa chaiſteilard' le beachd ;
Chum ſin gu gcuirſeadh ſibh a ngceill
don al ata re teachd.
14 Oir ſe an Dia ſo ſein ar Dia
gu ſiorraidh is gu brath :
Se chean' a threorighas ſinn gu ceart
gu huair is am ar bais.

## SALM XLIX.

Eiſtaibh a phobuil uile ſo
na bfuil ſa chruinne che.
2 Is cluinnaibh edar mhor is bheag,
mas bochd no bairteach e.
3 Smuaintigh mo chroidh ar tu igſe
ar ghliocas thig mo bheul, (ghloin,
4 Aomam mo chluas gu parablaibh :
nochdſam caint dhorch ar teud.
5 Creud damh ſan eagal laithan olc
gu gcuirinn iad an ſuim,
Mor-aingidhachd is lochd mo ſhál'
tra dhiath ſiad orm gu cruinn.

Na Daoine ſin na nſaibhbras mor
ta deanamh doigh is treis;
tas an lionmhuireachd dan ſtoir
ata ro bhoſtoil leis.

A bhrathair ni fhuaſgil neach dhiobh
a gábhadh no a pein, (ſud
thabhairt éraic as do Dhia
ni fhedar leis na fheim:
(Oir ſaoradh anam 'ſpriſoil é,
do ſguirionn ſe gu brath.)
Gu mairfeadh ſe gu ſiorraidh beo,
'ſnach faicadh milleadh bais.

o Oir chi ſe chean na daoine glic
'ſna hamadain gan cheill,
na humidh fagail toic do chach,
is faghail bhais iad fein.

1 Se ſo is ſmuaintiughadh dhoibh gu
gu mair an tigh le glonn, (brath,
an aite chomhnuidh feadh gach linn:
an ainm toirt ar a mſonn.

Gagheadh an duine an onoir mhoir
ni mair ſe ann gu buan:
chd amhluidh mar an tainmhidh
chum bais a ſhiobhlas uainn, (truagh

13 A nsligh sud ge gorrach í,
taitnigh an ngcaint ren sliochd,
14 Mar chaoiraibh dol san uaigh' an b
thig orr' an tir gan iochd:
Glacfuidh na fireinos a ngceann
ard uachdranachd gu moch,
On aite comhnuidh seargidh as,
'san uaigh an áill' 'san dreach.
15 Bheir Dia do manam fuasgladh fao
O chumhachd bais is uaigh,
Oir gabhaidh se me chuige fein
gam theisrigin le buaigh.
16 A nuair do nithar saibhir neach
na glacadh faithchios thu,
San tan a chinnas gloir a theach
na cuireadh ortsa tnu.
17 Oir nuair a reachas e don eug
ni bheir se dadum leis:
San uair do theid se sios don uaigh
a ghloir nileanann ris.
18 Is ge do bheannaigh anam fein,
ar maithrionn tra bhios se:
Ni daoine moladh ort gu mor
tra ni tu maith dhuit fein.

19 G

19 Gu hál a shinnsear rachaidh se,
solas ni fhaic gu brath.
20 Duin' an onoir is e gan cheill,
mar hainmbidh e gheibh bas.

SALM L.

DO labhair Dia Iehobha treun,
an talamh ghairm gu leir,
On aird an ear gu haird an iér,
O hérigh gu luigh grein.
A Sion ard is foirfe mais,
do dhealrigh Dia na mhceart.
Tiocfaidh ar Dia' sni mbi na thosd,
achd labridh se le neart :
Theid teine roimhe millteach mor,
ag lasadh suas gu garg,
Na thimchiollsan gu doinionnach,
ag dol na caoiraibh dearg.
Ar talamh is ar neamh na neul
do ghairmann se gu hard,
Gu dtugadh ar a phobull fein
ceart bhreithamhnas gan chaird.
Dom ionnsaidh cruinnighadh mo
is tionoiladh an dream (naoimh

A

A rinn gu dileas is gu dlu
le hiobairt cumhnant' leam.
6 A cheartſan do ni neamh na neul
a chur a ngceill na am :
Oir ſe Jehobha fein gu beachd
is aon ardbhreithamh ann.

7 Mo phobul Iſral eiſtaibh riom,
is labhridh me gu ceart,
A taghaidh tógbham fiaghnais fhior :
ſmi Dia do Dhiaſ' gu beachd.
8 Má toſrailaibh ni agram thu,
no fos ma tiobairt loiſg',
Arſon nach dtug tu iad do ghna,
'ſnach dfhuarais iad gach toiſg'.

9 Oir as do thigh ni ghabhinn uait
mar iobairt, biorach bo ;
'Sni ghabhinn uait, dan tiobhradh tu
dhamh gabhar as do chró.
10 Gach ainmhidh beo a bfuil a ngcoil'
is leamſa ſin gu-leir,
Gach caorighachd fos ar milltaibh cnoc
ta ginnaltradh ar feur.

11 An eunnlaith 'ſaithniah dhamh arſad
ta geitaligh feadh bheann :

Is leam gach fiagh bheathach uile fos,
feadh garbhluigh agus ghleann.
12 Geur-ocras da mbiodh orm no gort,
'ni chuirinn duitse a ngceill,
Os leam an domhan man iath grián,
, is na bfuil ann gu leir.
13 Fuil gabhar ne gu nolfuinn uait ?
feoil tarbh an it hinn í ?
14 Ioc iobairt buidheachais do Dhia
ſdo mhóidan don ardrigh.
15 An la do thribloid is do theinn,
gair orm' an ſin gu ceart:
Ort fuaſglam; agus bheir tu gloir
dom ainmſ' a chuidigh leat.
16 Achd ris an drochdhuin' labhridh Dia,
mo ſtatuin chur a ngceill
Ca buinadh dhuit; no ghabhail fos
mo chumhnant ann do bheul ?
17 Dom achmhaſanſ' o thug tu fuadh,
ſann ſpéis riamh é nior chuir:
Achd thilg mo bhriathra ar do chúl,
ga ndiultadh uam gu tur.
18 Tra chunnaic tu an gaddigh dân,
daontigh tu leis ná olc,

Le luchd an adhaltranais aris
bfear comainn tu na nlochd.
19 Do theanga thug tu chumadh breig',
chum uilc do thug do bheul.
20 Dod bhrathair fhuigh tu thabhairt
'sdo mhac do mhathar, bem. (guth,
21 Na neithes' uile ronnadh leat,
is dhfanais dhiot am thosd:
Is shaoilais, mar ata tu fein,
gurb' amhluidh me gach achd:
Achd cronaidham do pheacaidh dhuit,
ad tamhrac cuiram iad:
Do chum gu bfaicfeadh do dha shuil
nach folighar ormsa beud.
22 O sibse a dhaoin nach cuimhnigh
nois tuigaibh so na am; (Dia,
Man deanam liodairt orbh gu cas
gan neach dar furtachd ann.
23 An ti bheir iobairt molidh uaidh,
se bheiras damhsa gloir:
Or nochdsam slainte De don fhear,
sheolas a shligh ar choir.



FINIS.

# Foirceadul Aithghearr,
# CHEASNUIGHE,
An dus ar na ordughadh le
*Coimbthional* na *Ndiagh-aireadh* ag *Niarmha-nister* an *SASGAN.*
Leis an Daontuighe
*Ard-seanadh Eagluis* na HALBANN, chum a bheith na chuid egin daonmhodh Chrabuigh edir Eaglaisaibh CHRIOSD sna tri RIOGHOCHDAIDH.

Ar na chur a *Ngaoidhilg*, la *Seanadh* EARRAGHAOIDHEAL.

---

*Do chuireadh so a gclo anois an dara huair.*

---

Ar na chur a gclo a *Nglasgo* le *Aindra Aindetson*, a Mbliadhnna ar DTIGHEARNA, 1659.

## A LEGHTHORA.



*Ar a rinn a ngrádh do bheith aguin do phobul an Tighearna, ata a gnathughadh na teanga gaoidhilg, sinn a bhrosnudhadh ar thús chum na Catachiosma aithghearr so do tharruing as a bhearla dhoibh; is amhluidh do bhrosnuigh an rúnn ceudna sinn anois, tuilleadh do na leabhraibh sin do bhualadh a gclo an dara huair, le claochladh beg ar cuid do na focla ata san chend Translation. Oir ni amhain gu bhfuil na leabhair anois ro ghann, achd mar a gceudna dhaithnigh sinn le gnathughadh na nleabhar do bhith aguin, gu raibh an Translation sin cruaidh ar an phobul, agus do-thuicse, do bhriogh go do lean sinn ro theann ris an bhearla; achd anois ataid na so-*

*thmiose gu mór le began claochlaidh.* *Uime sin, a Leughthora Chriosduidh* *gabh misneach chum na leabhair so do* *thuirig anois amach, do ghnathug hadh* *le dithchheall, ann a bfuil cinn árid a* *Chreidimh Chriosduidh ar a ngcur sios* *go haithgkearra iomlan, oir,* Is í so a bheatha shuthain, eólus do bhith aguinn ar Dia, is ar a mhac Iosa Criosd, *Eoin.* 17. 3. *Agus guidh thusa ar an* *Tighearna, so a bheannachadh mar* *mheadhon árid chum eoluis shoisgeil* *Chriosd a chraobhscaoiladh ann sna* *chriochaibh gaoidhlachsa. Grasa maille* *riot.*

---

**Foirceadul**

---



# Foirceadul Aithghearr, CHEASNUIGHE,

An dus ar na ordughadh le *Coimhthional* na *Ndiaghaireadh* ag *Niarmhanister*, a SASGAN.

Leis an Daontuighe *Ard-seanadh Eagluis* na HALBANN, chum a bheith na chuid egin daon mhodh Chrabuigh edir Eaglaisaibh CHRIOSD sna tri RIOGHOCHDAIDH.

CEISD.

C. *Reud is crioch arid don duine?*

F. Is i is crioch arid don duine Dia do ghlorughadh agus do mhealtin gu suthaine.

2. C. *Creud an riaghail thug Di[...] dhuinne dar dteagusg chum go fedmao[...] esin do ghlorughadh agus do mhealsin[...] dain?*

*F.* Is é focal De (ata ar na chur sio[s] a sgriobtuiraibh an tseintiomna agus an tiomna nuaidh) amhain is riaghai[l] duinn dar dteagusg chum go fedmaoi[d] esin do ghlorughadh agus do mhealsin[...]

3. C. *Creud ata na Sgriobtuiridh gu barid ag teagosg?*

*F.* Ataid na Sgriobtuiridh gu hari[d] ag teagosg gach ni is coir don duin[e] chreitsinn adtimcheall Dhe, agus a[n] dleasdanas ata Dia ag iarraidh ar a[n] duine.

4. C. *Creud é Dia?*

*F.* Dia is Spiorad eata neamh-chriochnuighach, biothbhuain, neamh-chlaoc[h]lodhach, ro-ghlic, ro-chumhachdach, ro-naomh, ro-cheart, ro-mhaith, agu[s] ro-fhior!

5. C. *A bfuilid tuille Dé a ann ach a haon?*

*F.* Ni bfuil achd a haon, an Dia be[o] fior.

6. C, *Ci[...]*

6. C. *Cia lion pearsa ata san diagh-achd?*

*F.* Ataid tri pearsa san diaghachd, an tathair, an mac, agus an Spiorad naomh, agus an triarsa is aon Dia iad, ionann a nadur, coimhmeas a gcumhachd agus an gloir.

7. C. *Crend iad orduigha De?*

*F.* Is iad orduighe De a runn sior-ruidhe, da reir comhairle a thoile, leis an dorduigh se roimh laimh, chum a ghloire fein, gach ni thig gu crich.

8. C. *Cionnas ata Dia ag cur a orduigheadh a ngniomh?*

*F.* Ata Dia ag cur a orduigheadh a ngniomh a noibrighaibh an chruthaigh agus an fhreasdail.

9. C. *Crend is obair an chruthaigh ann?*

*F.* Is i obair an chruthaigh Dia do dheanamh na huile neithe do neimhni, le focal a chumhachda, a bhfheadh se laithe agus iad uile ro mhaith.

10. C. *Cionnas do chruthaigh Dia an duine?*

. Do chruthaigh Dia an duine-fear agus bean da reir a iomhaighe fein, a neolas, fireuntachd, naomhthachd, le uachdranachd osciонn na gcretuireadh.

11. C. *Creud iad oibrighe freasdail De?*

*F.* Is iad oibrighe freasdail De, gu bfuil se ag coimhed, agus ag riaghladh na nuile chretuireadh, le a nuile ghniomharthaibh gu ro-naomh, ro-ghlic agus gu ro-chumhachdach.

12. C. *Creud an gniomh arid freasdail do rinn Dia do thaobh an duine san staid an do chruthuighadh é?*

*F.* An tan do chruthigh Dia an duine, do rinn se coimhcheangal beatha ris, ag iarraidh umhlachd iomlan air mar chumhnant: agus ag toirmiosg dho ni ar bioth ithe do chraoibh eolais maith agus uilc faoi phein a bhais.

13. C. *An dfanid ar gceudshinnsirann san cheud staid ann do chruthuighadh iad?*

*F.* Arbheith dar ceud shinnsearaibh ar a mbfagbhail gu saoirse a ndtoile fein, do thuiteadar on staid ann do chru-

thighadh

thighadh iad le peacadh anadhaigh Dhe.

14. C. *Creud é peacadh?*

*F.* Is e peacadh briseadh lagha De.

15. C. *Cia é an peacadh leis ar thuiteadar ar ceudshinnsir on staid an do chruthuighadh iad?*

*F.* Do bé an peacadh leis an do thuit ar ceudshinnsir on staid ann do chruthuighadh iad, gu dith siad an meas toirmisgthe.

16. C. *An do thuit an cinneadh daonna uile a gceudpheacadh Adhamh?*

*F.* O do bhith an coimhcheangal ar na dheanamh re Adhamh, ni amhain ar a shon fein achd ar son a shliochd; uime sin, an cinneadh daonna uile do tháinig a nuas uaidh, tre ginnolachadh gnathaighthe, do pheacaidh iadannsan agus do thuit siad maille ris ann sa cheudsheachran.

17. C. *Creud an staid ann dtug an leagadh úd an cinneadh daonna?*

*F.* Do thug an leagadh úd an cinneadh daonna a staid peacaidh agus truaighe.

18. C. *Creud é peacadh na staide sin ann do thuit an duine?*

*F.* Trid an leagadh ud, ata an duine faoi chionnta ceudpheacaidh Adhamh; faoi easbuidh na ceud fhirentachd, faoi thruailleadh a náduir gu hiomlan (da ngoirthear peacadh gein) agus fa gach uile pheacadh gniomha ata geintin uaidh sin.

19. C. *Creud é truaighe na staide sin ann do thuit an duine?*

*F.* Trid an leagadh ud, do chaill an cinneadh daonna uile a gcomhchomann re Dia; ataid faoi a fheirg agus mhallachadh Dhe, agus mar sin ataid fa gach uile thruaighe san bheathuidhse, san bhás fein, agus fa phianaibh ifrinn gu siorruighe.

20. C. *An dfág Dia an cinneadh daonna uile da mbeith cailte a staid a pheacaidh agus na truaighe?*

*F.* Ar dtagha do Dhia da ghean maith fein, roimh thosach an tsaoghail, cuid egin do na daoinaibh chum na beatha suthaine, dorinn se coimhcheangal grasa

riu;

riu; dan ſaoradh O ſtaid an pheacaidh agus na truaighe, agus da ntabhairt gu ſtaid ſlannighe trid fhearſaoiridh.

21. C. *Cia is fearſaoruidh do phobal tagha De?*

F. Is e is en fhearſaoruidh do phobul tagha De, an Tighearna Ioſa Crioſd amhain, neoch ar bheith dho na mhac ſiorrnighe do Dhia, do rinneadh e na dhuine, agus mar ſin ata ſe ag fantain na Dhia, agus na dhuine, ann do nadur edirghealighte, agus a naon phearſoin a feaſda.

22. C. *Ar bheith do Chrioſd na mhac do Dhia, Cionnas do rinneadh ſe na dhuine?*

F. Do rinnadh Crioſd mac Dhe na dhuine, le corp fior agus anam reſunta do ghabhail chuige fein, ar bheith dho le cumhachd an Spioraid naoimh ar na ghabhail a mbroinn muire na hoighe, agus ar a bhreith le, gidheadh a bfeg-mhais peacaidh.

23. C. *Cia iad na hoifigeadha ata Crioſd ag cur a ngniomh mar ar fear-ſaoruidhne?*

F Ata,

*F.* Ata Criosd mar ar fearsaoruidhne ag cur angniomh Oiffigeadha Faigh, Sagairt, agus Riogh, a raon a staid an Irisluigh agus an Arduighe.

24. C. *Cionnas ata Criosd ag cur Oiffig Faigh a ngniomh?*

*F.* Ata Criosd ag cur Oifig Faigh a ngniomh, an toil De chum ar slanuighe dhfoillsiughadh dhuinn, le na fhocal agus le na Spiorad.

25. C. *Cionnas ata Criosd ag cur Oifig Sagairt a ngniomh?*

*F.* Ata Criosd ag cur Oifig Sagairt a ngniomh, an é fein do thabhairt suas aon uair na iobairt dodhioladh ceartuis De; agus do dheanamh ar reitigh re Dia; agus an gnatheadarghuidhe do dhenamh ar arloinne.

26. C. *Cionnas ata Criosd ag cur Oifig Riogh a ngniomh?*

*F.* Ata Criosd ag cur Oifig Riogh a ngniomh, le sinn do cheannsughadh dho fein, do riaghladh agus do sheasamh agus le cosg do chur ar na huilibh is naimhde dhosan agus duinne.

27. C. *Cia*

27. C. *Cia iad na neithe ina raibh Crioſd ar na iriſlinghadh?*

*F.* Do bhi Crioſd ar na iriſliughadh, ina bheith ar a bhreith, agus ſin a ſtaid iſail, ar na dheanamh faoi an lagh, ag dol fa gach truaighe na beathadhſa, fa fheirgDhe, agus fa bhas mhalluighte na croiche, ina bheith ar na adhlacadh, agus ag fuireach faoi chumchachda a bhais re ſeal.

28. C. *Cia iad na neithe ina raibh Crioſd ar na ardughadh?*

*F.* Do bhi Crioſd ar na ardughadh, ina eiſerigh o na marbhuibh ar an treas lá, ina dhul ſuas ar neamh, ina ſhuidhe ar deaſlaimh Dhe a nathar, agus ina theachd do thabhairt breitheamhnuis ar an tſhaoghal ann ſan la dheigheanach.

29. C. *Cionnas atamoid ar air ndeanamh inar luchd combpart don tſaoirſe do chosain Crioſd?*

*F.* Atamoid ar air ndeanamh inar luchd-comhpart don tſaoirſe do chosain Crioſd, leis an tſaoirſe ſin a chur ruinn gu heifeachdach le na Spiorad naomhthaſan.

30. C. *Cionnas ata an Spiorad ag cur ruinn na saoirse sin do chosain Criosd?*

F. Ata an Spiorad ag cur ruinn na saoirse sin do chosain Criosd, an creideamh dhoibriughadh ionnain leis an bfuil se ag ar comhcheangal re Criosd inar gairm eifeachdigh.

31. C. *Creud is gairm eifeachdach ann?*

F. Is gairm eifeachdach ann, obair Spiorad De, leis an bfuil se ag ar bhfhagbhail ris ionnain fein a bpeacadh agus truaighe, ag soilsiughadh ar ninntinnead ha a neolus Chriosd, ag athnuadhughadh ar dtoile, agus ar a lorg sin ag ar ndeanamh deonach agus comasach ar Iosa Criosd a dhlu-ghabhail chugin, mar ata se ar na thairgse dhuinn go saor is an tsoisgel.

32. C. *Cia iad na sochair ata an drong ata ar a ngairm gu heifeachdach ag faghail san bheathuidhse?*

F. Is iad na sochair ata an drong sin ag faghail, Firenochadh, Ochdmhachd, Naomhachadh; agus gach uile sochair.

ſochair ata ag ſruthughadh uatha ran bheathuidhſe.

33. C. *Creud is Firenochadh ann?*

*F.* Is é Firenochadh gniomh ſaor ghraſa De, leis an bfuil ſe ag maitheamh dhuinn ar nuile pheacuidh, agus ag gabhail ruinn mar fhirenaibh ina fhiaghnaiſe fein, agus ſin amhain ar ſon firentachd Chrioſd ar na meas duinn, agus ar a ghabhail chugainn le creidamh amhain.

34. C. *Creud is ochdmhacachd ann?*

*F.* Is í an ochdmhacachd, gniomh ſaorghraſa De, leis an bfuilmaoid ar ar ngabhail a náireamh chloinne De, agus leis an bfuil coir aguinn ar gach uile ſhocharaibh agus uram bheanus doibh.

35. C *Creud is naomhachadh ann?*

*F.* An naomhachadh is obair ſaorghraſa De é, leis an bfuil ſinn ar air nathnuadhughadh ſan duine gu hiomlan da reir ſioghrach Dhe, agus ar ar deanamh comaſach ni is mo agus ni is mo chum baſughadh dopheacadh, as chum bheith beo don fhirentachd.

36. C. Creud

36. C. *Creud iad na ſochair ata ann ſa bheathuidhſe ag ſruthughadh ó nſhirenochadh, on ochdmhacachd, agus on naomhachadh?*

*F.* Is iad na ſochair ata ag ſruthughadh uathaſin, dearbh-bheachd ar gradh Dhe, ſiothchaint coguis, aoibhnas ſan Spiorad naomh, fas a ngraſa, agus buan-mhaithreachdin ann gu teachd na criche deighannuidhe.

37. C. *Creud iad na ſochair ata na creidmhigh ag faghail o Chrioſd, re bam a mbáis?*

*F.* Ataid anmanna na gcreidmheach re bam a mbais ar a ndenamh foirſe ann naomhachd, agus ar an mball ataid ag dul chum glóir; agus ar mbeith da ngcorpuibh ſior-cheangaillte le Crioſd, do nid comhnuidh ina nuaigheannuibh gu nuig an eiſeirigh.

38. C. *Creud iad an ſochair ata na creidmhigh ag faghail ó Chrioſd ſan eiſeirighe?*

*F.* Ann ſan eiſeirighe, ar bheith do na creidmheachaibh ar a nduſgadh as a nuaigh

nuaigh a ngloir, bíchid ſiad ar a naithniughadh gu follas, agus ar a nlán-ſa oradh a là an bhreitheamhnais, agus ar a ndenamh uille-bheannuighe ann Dia a lán-mhealtín gu ſiorruighe.

39. C. *Creud é an dleaſdanas ata Dia ag iarruidh ar a nduine?*

F. Is é an dleaſdanas ata Dia ag iarruidh ar a nduine, umhlachd da thoile ata ar na foilſinghadh.

40. C. *Creud an riaghuil umhlachda thug Dia don duine ar thoſach?*

F. Do bí an riaghuil umhlachda thug Dia don duine ar thoſach, lagh ni modhannidh.

41. C. *Cia é an táite ina bfuil an laghſa na modhannidh ar an chur ſios gu baithghearra iomlan?*

F. Ata an laghſa na modhannidh ar na chur ſios gu baithghearra iomlan, ſna deich Aitheantaibh.

42. C. *Creud is ſuim do na deich Aitheantaibh?*

F. Is í is ſuim do na deich Aitheantaibh, an Tighearna ar Dia do ghradhughadh

ughadh le ar nuile chroidhe, le ar nuile anam, le ar nuile neart, le ar nuile inntinn, agus ar gcomharsan do ghradhughadh mar sinn fein.

43. C. *Creud is Roimbraite do na deich Aitheantaibh?*

F. Ata roimhraite na ndeich Aitheanta ar na chur sios is na briathraibhse [*Is mise an Tighearna do Dhia neoch thug thusa a talamh na Heibhghiphte, a teaghuis na daoirse?*]

44. C. *Creud ata roimbraite na ndeich Aitheanta ag teagosg dhuinn?*

F. Ata roimhraite na ndeich Aitheanta ag teagosg dhuinn, do bhriogh gur é Dia is Tighearna ann, agus gur é is Dia agus is fearsaoruigh dhuinn, uime sin gu bfuil a Dhfhiachaibh oruinn a uile aitheantasan do choimheud.

45. C. *Cia í an cheud Aithne?*

F. [ *Na biodh Dée oile agad am fhiaghnaise.* ]

46. C. *Creud ata ar na iarruidh san cheud aithne?*

F. Ata an cheud aithne ag iarruidh

oruinn,

oruinn, aithniughadh agus admhail gurb e Dia amhain an fior Dhia, agus gurb e ar Diain e, agus sinn adhradh agus gloir do thabhairt do da reir sin:

47. C. *Creud ata ar na thoirmiosg san cheud Aithne?*

F. Ata an cheud Aithne ag toirmiosg an Dia fior do shénadh, no an tadhradh agus an ghloir dhlighthear dhosan do ligionn thoruinn, no a ntabhairt daon neach eile.

48. C. *Creud ata ar na theagusg dhuinn gu sunnradhach sna briathruibhse san cheud Aithne* [am fhiaghnuise?]

F. Ata na briathrase san cheud Aithne, [*am fhiaghnuise*] ag teagusg dhuinn, gu bhuil Dia do chi na huile neithe ag tabhairt aire don pheacadhsa, eadhon Dia ar bith oile do bheith aguinn, agus gu bfuil se ro dhiomghach dhe.

49. C. *Creud í an dara Haithne?*

F. Is í an dara Haithne, [*Na dén duit fein iomhaigh ghraifne no en thioghair neithe ata shuas ar neamh,*

*no*

*no ar talmhuin a bhos, no sa nuisge faoi thalmhuin, na geilse dhoibh, agas na den seirbhis doibh: oir mise an Tighearna do Dhia as Dia edmhur me, leanas aingidheachd na naithreach air an gclainn, go nuige an treas no an ceathramh céim no glun ghinealuigh ar an droing fhuathuigheas me, agas a fhoillsidheas trocaire do na miltibh don droing ghradhuigheas me, agas choimhedus Maitheanta.* ]

50. C. *Creud iarthar san dara Haithne?*

*F.* Ata an dara Haithne ag iarruidh gach uile ghne adhruidh agus orduighe dhiagha a diarr Dia ina fhocal do ghabhail chuguinn, do chonmhail, agus do choimhed gu glan iomlan.

51. C. *Creud ata an dara Haithne ga thoirmeasg?*

*F.* Ata an dara Haithne ag toirmeasg, adhradh do Dhia trid iomhaigh, no ar modh ar bith oile, nach bfuil orduighte ina fhocal fein.

52. C. *Creud iad na resuin ata ceangailte ris an dara Haithne?*

*F.* Is

*F.* Is iad na resuin ata ceanguilte ris an dara Haithne, ard-uachdranachd De os ar gcionn, an tsealbh-choir ata ag ionnuinn, an gradh laiste agus eud ata aige da adhradh fein.

53. C. *Cia í an treas Aithne?*

*F.* Is í an treas Aithne, [*Na tabhair ainm an Tighearna do Dhia an diombaoineas, oir go be bherus a ainm a ndiombhaoineas; ni budh neimhciontach a bfiaghnuisi an Tighearna é, no, ni am measc an Tighearna neimhchiontach é.*]

54. C. *Creud iarthar san treas Aithne?*

*F.* Ata an treas Aithne ag iarruidh, gnathughadh naomh urramach do dhenamh ar ainmnaibh, tiodolaibh, orduighaibh, briathraibh, agus oibrighaibh Dhe.

55. C. *Creud ata ar na thoirmeasg san treas Aithne?*

*F.* Ata an treas Aithne ag toirmeasg minaomhachadh no mighnathughadh ar bioth do dhenamh ar en ni leis an bfuil Dia aga fhoillsiughadh fein.

C. *Cia*

56. C. *Cia é an resun ata ar na cheangal ris an treas Aithne?*

F. Is é an resun ata ar na cheangal ris an treas Aithne, ge gu bfedsuid luchd briseadh na Haithneasa dhul saor ó dhioghaltas do thaobh dhaoineadh, gidhbheadh ni fhuilngionn an Tighearna ar Diaine dhoibh dhul as o cheart-bhreathamhnas fein.

57. C. *Cia í an ceathramhadh Aithne?*

F. Is í an ceathramhadh Aithne, [*Cuimhnigh la na Saboide a chonbhail no a choimhed naomhtha: a sé laithibh den hobair agas huile shaothair, achd is é an seachdmhadh la Saboid an Tighearna do Dhia, na den en obair san losin, tu fein, no do mhac, no hinghen, hoglach, no do bhanoglach, no hainmhidhe, no en duine coimheach ata don taobh a stoigh dod dhoirsibh: oir a se laithibh do rinne an Tighearna, neamh agas talamh, an fhairge, agas gach ui ata ionta, agas do ghabh se comhnuidh an seachdmhadh la, nime sin do bheannuigh an Tighearna an T saboid, agas do naomh se é.*]

58. C. *Crend*

58. C. *Creud iarthar san ceathramh-adh Aithne?*

F. Ata an ceathramhadh Aithne ag iarruidh coimhed naomh do dhenamh do Dhia ar na trathaibh suighighte do dhorduigh se fein ina fhocal, gu suunradhach aon la iomlan do na feachd laithuibh, chum a bheith na Shaboid naomhtha dho fein.

59. C. *Cia an la do na feachd laith-uibh, a dorduigh Dia bheith na Shaboid gach feachdmhuin?*

F. O thosach an tsaoghail a nnas gu nuig eiseirigh Chriosd dorduigh Dia an seachdmhadh la do bheith na Shaboid gach leachdmhuin; agus a riamh o sin a leth, an ceud la don tseachdmhuin dhfhantain agus do ghnathughadh gu deireadh an domhain chum a bheith na Shaboid do na Chriosdaigheibh.

60. C. *Ciannas is coir an Tsaboid do naomhughadh?*

F. Is coir an Tsaboid do naomhugh-adh le tamh naomh do ghabhail re fad an la sin gu hiomlan, agus sin fos o

G ... ghnoidhaibh

ghnoidhaibh ſaoghlata, o aigher agus ſugarraibh ata ceaduighte ar laithaibh eile; agus an uile aimſir ſin do bhuiliugh adh re oibridhibh crabhuidh gu diombuir agus gu follus, le a muigh don mhead is ata iomchubhuigh re na chaitheamh re hoibrighuibh an egandais agus trocaire.

61. C. *Crend ata ar na thoirmeaſg ſan cheathramhadh Aithne ?*

*F.* Ata an ceathramhadh Aithne a toirmeaſg minaomhachadh na Saboid diombaoineas, agas neamhchuram an oibridhibh an la ſin, no fos le ſmuaintighuibh, briathraibh, no gniombaraibh neambfheumamhuil a dtimchioll ghnoidheadh ſaoghalta, no re aigher agus ſugradh.

62. C. *Cia iad na Réſuin ata ceangailte ris an ceathramhadh Aithne ?*

*F.* Is iad ſo na Reſuin ata ceangilte an ceathramhadh Aithne, Dia do bheith ag ceadughadh dhuinn, ſe laithead don tſeachdmhuin dar gnoidhaibh fein, agus ag agra cora arighthe dho fein don tſeachdmhadh la, agus an eiſiompl

do thug se fein uaidhe, agus go do bhe annuigh se la na Saboid.

63. C. *Cia i an cuigeamh Aithne?*

F. Is i an cuigeamh Aithne, [*Tabhair onoir dod tathair, agas dod mbathair: chum go finfidhe do laithe air a nfhearonn do bheir an Tighearna do Dhia dhuit.*]

64. C. *Creud iarthar san chuigeamh Aithne?*

F. Ata an cuigeamh Aithne ag iarruidh, an onoir do choimhed, agus an dleasdanas do choimhlionadh, ata dhfiachaibh do thabhairt dogach en neach alorg a ninmhe agus an diamhaibh dha cheile faleth, mar ataid a nairde, no isle, no coimhmeas inmhe.

65. C. *Creud ata ar na thoirmeasg san chuigeamh Aithne?*

F. Ata an cuigeamh aithne ag toirmeasg ni ar bith do dhenamh ata a naghaidh na honora agus an dleasdanais bheanus da gach en neach a lorg a ninmhe agus a ndaimhe saleth dha cheile.

66. C. *Creud e an Resun ata ceangailte ris an chuigeamh Aithne?*

F. Is e an Resun ata ceanguilte ri an cuigeamh Aithne, gealladh ar sonu agus saoghal fada, d'uile luchd coimheid na haithnesa, doreir marthig sin le gloi Dhe agus a maith fein.

67. C. *Cia i an seismhadh Aithne?*

F. Is i an seismhadh Aithne, [*Na den marbhadh.*]

68. C. *Creud iarthar san tseismhadh Aithne?*

F. Ata an tseismhadh Aithne ag iarruidh gach uile dhithchioll dligheach do dhenamh chum ar nanma fein agus anma dhaoine oile do choimhed.

69. C. *Creud ata ar na thoirmeasg san tseismhadh Aithne?*

F. Ata an tseismhadh Aithne ag toirmeasg ar nanma do bhuain asuin fein, no as ar gcomharsan guhegcorach: agus gach uile nith achuidiughas sin do dhenamh.

70. C. *Cia i an seachdmhadh Aithne?*

F. Is i an seachdmhadh Aithne, [*Na dean adhaltrannsu.*]

71. C. *Creud iarthar san tseachdmhadh Aithne?* F. Ata

*F.* Ata an feachdmhadh Aithne ag iarruidh coimhed do bheith aguinn ar air ngeanmnuigheachd fein, agus geanmnuigheachd ar gcomharsoin inar gcroidhe, inar gcainte agus inar mbesuibh.

72. C. *Creud ata an feachdmhadh Aithne ga thoirmeasg?*

*F.* Ata an feachdmhadh Aithne ag toirmeasg gach uile smuaintinghadh, briathar, agus gniomhneamh-gheanmnuigh.

73. C. *Cia i an tochdmhadh Aithne?*

*F.* Is i an tochdmhadh Aithne, [*Na dean goid.*]

74. C. *Creud iarthar san ochdmhadh Aithne?*

*F.* Ata an tochdmhadh Aithne ag iarruidh gach cuidinghadh laghamhail do dhenamh, do chum ar saidhbhrios saoghalta fein agus saidhbhrios dhaoine eile, do chur ar aghuidh.

75. C. *Creud ata ar na thoirmeasg san ochdmhadh Aithne?*

*F.* Ata an tochdmhadh Aithne ag toirmeasg gach neith ar bioth bhacas ar

saidhbhrios saoghalta fein, no saidbhrios ar gcomharson gu hegcorach.

76. C. *Cia i an naoiamh Aithne?*

F. Is i an naoiamh Aithne, [*Na dean fiaghnuise bhreige an adhuidh do chomharsoin.*]

77. C. *Creud iarthar san naoiamh Aithne?*

F. Ata an naoiamh Aithne ag iarraidh an fhirinn edar duin is duine; agus ar deaghainm fein, agus deaghainm ar coimharsan do sheasamh, agus sin gu sunradhach an fiaghnuis do dhenamh.

78. C. *Creud ata ar na thoirmeasg san naoiamh Aithne?*

F. Ata an naoiamh Aithne ag toirmeasg gach neithe ata ag cur lethtrom ar an fhirinn, no ni egcoir ar ar deaghainm fein, no ar deaghainm ar gcomharsan.

79. C. *Cia i an deicheamh Aithne?*

F. Is i an deicheamh Aithne. [*Na smuain duit fein anus no teach do chombarsain, na smuain duit fein bean do chombarsain, no a oglach, no a bhanoglach,*

*oglach, no a dhamh, no a asal, no en nich oile bheanus dod comharsan* ]

80. C. *Creud iarthar san deicheamh Aithne?*

F. Ata an deicheamh Aithne ag iarruidh oruinn, bheith lan-toilighte le ar staid fein, maille re fonn ceart agus inntinn sheircambuil do bheith ionnuinn dar gcomharsan agus da gach uile ni bheanas do.

81. C. *Creud ata ar na thoirmeasg san deicheamh Aithne?*

F. Ata an deicheamh Aithne agtoirmiosg gach talach ar air sdaid fein, gach doilgheas agus formad re maith ar gcomharsoin, gach togra agus miann anchnesh, chum en ni da mbi aige.

82. *An bfuil neach ar bioth comasach ar Aitheanta De do choimhed gu foirse?*

F. Ni hedir le hein neach nach bfuil achdna dhuine amhain, ó chend thuitim ar sin n fear aitheanta De do choimhed gu foirse san bheathuidhse, achd ataid siad

gach la gambriseadh a smuaintinghadh, a bhfocal, agus a ngniomh.

83. C. *An bhfuil gach uile bhriseadh an lagha coimhmeas an uathmhuireachd?*

F. Ata cuid do pheacaidhaibh ionnta fein, agus do bhrith moran doneithaibh ataga rantromughadh ni is fuathmhuire na cheile a bhfiaghnuise De.

84. C. *Creud ata gach aon pheacadh ag tuilltinn?*

F. Ata gach aon pheacadh ag toill-tinn feirge, agus mollachda De araon san bheathuidhse, agus san bheathuidh ata chum teachd.

85. C. *Creud ata Dia ag iarruidh orruinn chum gu bhfeadmaoid tearnadh ó na fhreige agus ó na mhallachadhsan a thoill sinn thaobh ar bpeacaidh?*

F. Cum tearnadh o fhreige agus o mhollachadh De a thoill sinn ar son ar bpeacaidh, ata Dia ag iarruidh orruinn Creidimhan Josa Criosd, aithrighe chum na beatha, maille re gnathughadh di-

cheallach

chealfach do dhenamh ar na meadhonaibh ata le a muigh, leis an bfuil Criosd ag compartughadh rinn fochair na saoirse.

86. C. *Creud is Creideamh an Josa Criosd ann?*

F. Creideamh an Josa Criosd is gras slaintamhail e, leis an bfuil sinn ga ghabhailsan, agus ag ar focrughadh fein airsan na aonar chum slainte, mar ata se ar nathairgse dhuinn san choisgeal.

87. C. *Creud is aithrighe chum na beatha ann?*

F. Aithrigh chum na beatha is gras slaintamhail i, leis an bfuil an peacach (ar mothughadh dho gu ceart da pheacadh fein, agus do throcair Dhia ann a Ncriosd) le doilgheas agus le fuath a pheacidh ag iompodh uaidh gu Dia, le lan runn agus gna-thairgse nuadhumhlachd do thabhairt do.

88. C. *Creud iad na meadhoin on le amuigh leis an bfuil Criosd ag compartughadh rinn focbair na saoirse?*

F. Is iad na meadhoin sin, orduighe

 Chriosd.

Chriosd, gu harid an focal, Sacramuinteadha agus Urnuighe: ata gu huilidhe a ra ndenamh eifeachdach chum slainte, do na daoinaibh taghte.

89. C. *Cionnas ata an focal ar na dheanamh eifeachdach chum slainte?*

F. Ata Spiorad De ag denamh leighthoireachd an fhocail achd gu harid a shearmonughadh, na mheadhon eifeachdach chum peacacha fhagbhail ris, agus da niompodh, agus da ntogbhail suas ann naomhachd, agus a gcomhthurtachd trid creideamh chum slainte.

90. C. *Cionnas is coir an focal do leaghadh agus do eisteachd chum gu mbiadh se eifeachdach chum slanuighe?*

F. Cum gu deanta an focal eifeachdach chum slanuighthe, is feidhmamhail duinn aire do thabhairt do le ulmhughadh, le urnuighe, agus le diothchioll; a ghabhail chuguinn le creideamh agus gradh, a chur an taisge inar gcroidheadhaibh, agus a chur a ngniomh inar mbeathuidh.

91. C. *Cionnas ata na Sacramuinteadha*

*eadha ar na ndenamh na meadh... eifeachdach chum slanuighthe?*

*F.* Ataid siad ar na ndenamh eifeachdach chum slainte, ni hann o bhrigh ar bioth ata ionnta fein, no san ti do ni a mfritheoladh, achd trid bheannughadh Chriosd amhain, agus oibriughadh a Spioradsan san droing ghabhas chuca iad le creideamh.

92. C. *Creud is Sacramuint ann?*

*F.* An Tsacramuint is ordughadh le Criosd, i ina bfuil Criosd agus sochair chumh nanta na ngras, ar an taisbenadh, agus ar an selughadh, agus ar na ngcur ris na gcreidmhachaibh le comharthaibh corpordha so-fhaicsin.

93. C. *Cia iad Sacramuinteadha an Tiomna Nuaidhe?*

*F.* Is iad Sacramuinteadh a an Tiomna Nuaidhe, Baisteadh, agus Suipeir an Tighearna.

94. C. *Creud is Baisteadh ann?*

*F.* An Baisteadh is Sacramuint é, an a bfuil ionlad le huisge, a nainm an athar, a mhic, agus an Spioraid naoimh;

ag

ag ciallughadh agus ag ſelughadh gu bfuil ſin ar air ſuighughadh ann a Ncrioſd, agus inar luchd comhpart do ſhochairaibh chumhnanta na ngras, agus ag ſelughadh fos ar mboid gur leis an Tighearna ſin.

95. C. *Cia da ngcoir a Mbeaſteadh do fhritheoladh?*

F. Nior choir an Baiſteadh do fhritheoladh dein neach ata an taobh amuigh don eagluis fhaicſionnigh, no gu naidmheochaid a ngcreideamh a Gcrioſg, agus an umhlachd dho, achd is coir naoidheanna na droinge, ata ina mbuill don eagluis fhaicſionnigh, do bhaiſdeadh.

96. C. *Creud i ſuipeir an Tighearna?*

F. Suipeir an Tighearna is Sacramuint i ann bfuil bas Chrioſd ar na fhoillſiughadh, le aran agus fion do thabhairt agus do ghabhail do reir a orduighe fein agus an drong a ghabhas chuca gu fiorachtaibh iad, ataid ſiad (ni ar mbodh feolmar, achd) trid chreideamh ar a ndenamh na nluchd comhpartach da

chorp

chorp agus da fuilsan, le uile shocaraibh chum an altrum agus a mfas a ngras.

97. C. *Creud is feidhmamhail do ndruing sin a dhenamh, leis a mbaill Suipeir an Tighearna do ghabbhail gu hiomchaibh?*

*F.* Is feidhmamhail doibh iad fein a cheasnughadh ina neolas chum aithne do dhenamh ar chorp an Tighearna, ina ngcreidamh chum beatha a nanama do tharruingas, ina naithreachas, na ngradh, agus na nuadh umhlachd: dealga, ar dteachd doibh guneamh iomchubhaidh gu nithfuid agus gu nolfuid breithamhnas doibh fein.

98. C. *Creud is urnuidhe ann?*

*F.* Is í is urnuighe ann, tabhairt suas ar nathchoinne do Dhia, ag iarraidh neitheanna da reir a thoile a nainm Chriosd; ag admhail ar bpeacaidh, agus ag tabhairt buidheachas do arson a thoilaicaibh.

99. C. *Creud an riaghail thug Dia dhuinn dar sooladh an urnigh do dhenamh?*

F. Ata

*F.* Ata focal De gu huilidhe gar ſeoladh ann urnigh do dhenamh, achd is i an riaghail ſhunnradhach ſheolas ſinn, an fhoirm urnighe ſin do theagaiſg Crioſd da dheiſgioblaibh da ngoirthar, urnighe an Tighearna.

100. C. *Creud ata rombraite urnuighe an Tighearna ag teagaſg dhuinn?*

*F* Ata Rombraite urnuighe an Tighearna [ iodhon, *Ar nathairne ata ar neamh* ] ag teagaſg dhuinn teachd a bfogas do Dhia le gach uile urram naomh, agus muinghinn, mar chloinn chu na nathar ata comaſach agus ullamh darcuidiughadh; agus gur coir guidhe dhenamh maille re daoinaibh oile, agus ar an ſon.

101. C. *Creud ata ſinn ag guidhe ſan cheud iartas?*

*F.* San cheud iartas [ iodhon, *Gu ma beannaighthe bainmſe* ] ata ſinn ag guidhe gu ma toil le Dia ſinn agus daoine oile do dhenamh comaſach ar é fein do ghlorughadh ann s gach en ni leis an bfuil ſe ag a fhoilſiughadh fein

dhuinn,

dhuinn, agus gu ma toil leis gach ni do ſhuighiughadh agus ordughadh chum a ghloire ſein.

102. C. *Creud ata ſinn ag aghuidhe ſan dara iartas ?*

*F.* San dara iartas [ iodhon, *Gu dtigeadh do rioghachdſa* ] ata ſin ag guidhe Dhe rioghachd an aibhirſeoir do ſgrios, agus rioghachd a ghraſa do mheudughadh, ſinn ſein agus daoine eile do tharruing da thionnſaidh, agus do choimhed innte, agus rioghachd a ghloir do luathughadh.

103. C. *Creud ata ſinn ag a ghuidhe ſan treas iartas ?*

*F.* San treas iartas [ iodhon, *Dentar do thoilſi ar dtalmhuin mar do nithar ar neamh,* ] atamuid ag guidhe Dhe, ſinne do dhenamh comaſach agus deonach lena ghrás, chum eolas a ghabhail ar a thoil fein, do bheith freagrach agus umhal dí ans gach én ni, amhuil mar ataid na baingil ar neamh.

104. C. *Creud ata ſinn ag guidhe ſan cheathramh iartas ?*

F. San

*F.* San cheathramh iartas [ iodhon, *Tabhair dhuinn a niugh ar naran laitheamhail,* ] ata sinn ag iarruidh gu bfhuighmaoid do shaorthoirbheartas De rann chuimiseach do neithaibh maithe na beathasa, agus gu mealmoid a bheannughadh fein maille riu.

105. *C. Creud ata sinn ag guidhe san chuigeamh iartas?*

*F.* San chuigheamh iartas [ iodhon, *Agus maith dhuinn ar bfiacha, amhluidh mar mhathmuid dar bfeitheamhnaibh* ] atamuid ag guidhe Dhe maitheamhnas do thabhairt duinn gu saor ann ar nuile pheacaidhaibh ar son Chriosd: agus is moid ar misneach so iarraidh, gu bfuilmaoid ar air neartughadh trid a ghras san, ann maitheamhnas do thabhairt do dhaoinaibh eile o air gcroidhe.

106. *C. Creud ata sinn a ga ghuidhe san tseisamh iartas?*

*F.* San tseisamh iartas [ iodhon, *Agus na leig a mbuaidhreadh sinn, achd saor sinn ó olc* ] ata sinn ag guidhe Dhe ar gcoimhed o bheith ar air mbuaidhreadh

readh chum peacaidh ; nó no ar cong-bhail ſuas, agus ar ſaoradh an tan do bhuaidh rear ſinn.

107. C. *Creud ata comhdhunadh urnuighe an Tighearna ga theaguſg dhuinn?*

*F.* Ata comhdhunadh urnuighe an Tighearna [ iodhon, *Oir is leatſa an rioghachd, an cumhachd, agus an ghloir, gu ſiorraidh*, Amen. ] ag teaguſg dhuinn ar miſneach an urnuighe do ghabhail o Dhia amhain, agus inar nurnuighe eſin do mholadh ; le rioghachd, cumhachd, agus gloir do thabhairt do: agus mar fhiaghnais ar air mianu, agus ar dearbheachd an eiſdeachd fhaghail, deirmaid, *Amen.*

---

Na



# Na deich Niatheanta.

*AS meiſe an Tighearna do Dhia a neoch tug thuſa a talamh na Heibhghipte, a teaghuis na daoirſi.*

I. *Na biodh Dée oile agad am ſhiagh-nuiſe.*

II. *Na den duit fein iomhaigh ghraiſne, no en ſhioghair neithe ata ſhua ar neamh, no ar talmhuin a bhos, no ſa uuiſge ſíoi thalmhuinn, na geill dhoibh, agas na den ſeirbhis dhoibh: oir meiſe an Tighearna do Dhia as Dia ed-mhur me, leanas aingidheachd na naithreach air an gcloinn, go nuige an treas no an ceathramh cem no glun ghinealuigh ar an droing ſhuathuighea me, agas a ſhoillſidheas trocaire do na miltibh don droing ghradhuigheas me, agas choimhedas Maitheanta.*

III *Na tabhair ainm an Tighearn do Dhia an diomhaoineas, oir gebe bhe-*
*ru*

rus a ainm a ndiombaoineas, ni budh neimhchiontach a bfiaghnuisi an Tighearna é, no, ni aw measé an Tighearna neimhchiontach é.

IV. Cuimhnigh la na Saboide a chonbhail no achoimhed naomhtha: a se laithibh den hobair agas huile shaothair, achd is é an seachdmhadh la Saboid an Tighearna do Dhia, na den en obair san lesin, tu fein no do mhac no hinghen, hoglach, no do bhanoglach, no bainmhidhe, no en duine coimheach ata don taobh a stoigh dod dhoirsibh: oir a se laithibh derinne an Tighearna, neamh agas talamh, an fhairge, agas gach ni ata ionta, agas do ghabh se comhnuidh an seachdmhadh la, uime sin do bheannuigh an Tighearna an Tsaboid, agas do naomh se é.

V. Tabhair onoir dod athair, agas dod mhathair: chum go sinsidhe do laithe air a nfhearonn do bheir an Tighearna do Dhia dhuit.

VI. Na den marbhadh.

VII. Na den adhaltrannus.

VIII.

VIII. *Na den goid.*

IX. *Na den fizghnuis bhreige a adhuidh do chombarsoin.*

X. *Na smuain duit fein arus no teac do chombarsain, na smuain duit fei bean do chombarsain, no a oglach, no bhanoglach, no a dhamh, no a asal, n en nith oile bheanns dod chombarsan.*

## Urnuighe an TIGHEARNA.

A*R Nathairne ata ar Neamh, Ge mu beannuighte hainmsa, Gu dtig do Rioghachdsa, Dentar do thoilsi ai dtalmhuin mar ata air Neamh, Tabhair dhuinn a niugh ar naran laitheamhuil, agus maith dhuinn ar bhfiacha, amhuil mhathmuid dar bhfeicheamhnuibh, Agus naleig ambuaidhreadh sinn, achd saor sinn ó olc: Oir is leatsa an rioghachd, an cumhachd, agus an gloir gu siorraidh,* Amen.



# A CHRED.

CReidim an Dia an Tathair uile-chumhachdach, cruthuigheoir neamh agus talmhuin: Agus an Josa Criosd aon Mhacsan ar Tighearna, neach do ghabhadh leis an Spiorad naomh, do rugadh le Muire oighe, do fhuiling pais faoi Phontius Philait, do chesadh, do fhuair bas, do adhlacadh, do chuaidh sios an Ifrinn, do érigh ar an* treas la ó na marbhaibh, do chuaidh suas ar neamh, do shuigh ar deaslaimh Dhe an athar, agus do thoicfus as sin do thabhairt breithe-amhnuis ar bheothaibh agus ar mharbhaibh: Creidim san Spiorad naomh: Gu bfuil Eagluis naomh gu huilidhe, comh-chomann na naomh, maithemhnas na mbpeacadh, eiserigh na colla, agus a bheatha shuthain. Amen.

* Dimiridh se an staid na marbhadh, agus faoi chumhachd a bhais gu nuig an treas la.

FINIS.